# Orannaigh Gaedhealach

AGUS

BEARLA.

*BEARLA*

LE

*DONACHA LOUDIN.*

SERIA MIXTA JOCIS Ovid.

*ABERAIN*

ABERRAIN:
Clo-Bhuailt ann Le SHEUMAS CHALMERS,
Airson,
Wm. SHARP, ann 'n INNERNESS.
MDCCLXXX.

# A COLLECTION OF Gaelic and Englifh Songs:

BY

DUNCAN LOTHIAN, and other Hands

SERIA MIXTA JOCIS.

*ABERDEEN:*

Printed by J. Chalmers:

For William Sharp, Stationer, Inverness.

MDCCLXXX.

# PREFACE.

*THAT the Gaelic was the Language used by the first Inhabitants of this Island, who migrated from the Continent, is sufficiently evident. At the Time of the Roman Invasion, it was the Language spoken over a considerable Part of Britain. After the Romans, the Danes and Saxons gained Ground upon the Gael, and obliged them to remove into the Western Parts of Scotland. The Scotch, being the Language spoken by the Inhabitants of the low Country, soon after became the Court Language, and expelled the Gaelic. From this time the Gaelic began to decline. But it is not our Design, in this Preface, to give a History of the Progress and Decay of this Language; however, from a Consideration, that it was the Language used by our Fore-Fathers, we may just wonder, that the Study of it meets with so total a neglect, even from those whose Mother-Tongue it is, and who learn to speak it by Imitation. Some Attempts have of late been made, to reduce the Principles of this Language to certain Rules. It were to be wished, that some Standard was set up by the Literati in the Gaelic, for the Study of it; for I may venture to affirm, That there are not Six Persons in the Highlands who agree in every particular in the Orthograp. of this Language.*

Th.

# PREFACE.

*The following observations may render the Perusal of these Sheets more easy to the Reader.*

*In the Gaelic language there are Eighteen Letters,* a, b, c, d, e, f, g, h, i, l, m, n, o, p, r, s, t, u. *Five of which are Vowels,* a, e, i, o, u.

*The greatest Difficulty in reading the Gaelic Language arises from the Combination of Consonants. The following are the most common.*

bh *and* mh, *sound like* v *in English*
ch *sounds always guttural, like* ch *in Chaos*
dh *and* gh, *sound like* y *in English*
fh, *in which* f *is mute*
ph, *sounds like* f
sh, *in which* s *is mute*
th, *has the* t *silent*

*These are called Secondary Mutes.*

## ORAN GAOIL.

AN raoir a bhruadair me m' chadal,
Rioghain ghaſt an fhuilt duail,
I bhi ſinnt ann mo ghlacabh,
Mar a b' ait leam 's gach uair;
Beùl meachair 's è ſiàbhailt,
Fui mìnruiteach gruaidh;
Mar an driùchd do ſhùil chorrach,
Fui d' chaol mala gun ghruaim.
2. Cha d' fhuair me 'n raoir Caddal,
Air leabaidh 's mi m' aoncr;
'S mi ſmuaint' bean do natair,
'Thug tacaid bhàis domh 's a chlaoidh me,
Ge h ainmeil DIANA,
Thug mo ghradhſa barr' gill orr',
Ann treùbhantachd pearſa,
Ann àildeachd, dreach, agus ſgiamhachd.
3. 'Sì 'n te tha mi graite,
Gur h àild ì na VENUS;
Tha ì ſhuas fui' cùl fàineach,
Mar dhealradh na Greine,
Tha da ſhlis mar an Eala,
Bas mar channach an t ſleibhe;
S' truadh gur miſe rinn t' fhaicſin,
Ma 's a beachd leat mo threigeadh.
4. 'Si n' te tha ſan Ardail,
Thug barr mais' air gach mnai,
Ciochan ſoilſe' air t uchd ſolluis,

Fui' d' bhragad soilleir geal, bàn;
'S mòr an toiseach air dò'ruinn,
Do 'n tì chuir eòlas ort trà,
Bhi na aonar ann leabuidh,
'S gun bhi d' ghlacabh fui' d laimh.
5. Ach a ghèug nan rasg cannach,
'S na meall shuile mòdhar;
'S truadh nach 'eil mi 's tu thall ud,
Ann 'sa Ghleannan 'san ceò dheth;
Ann 'sa bhaddan bheag uigneach,
Cha b' fhuathach bhi d' bhòga;
Nàm do chonn-trà † bhi druideadh,
B' è mo chuidse, do dheansa.
6. 'Sann tha m' fhortan-sa 'n cunnart,
Mar bhlà dhuillich air gèig;
'Sè gu meòlanta dìreach,
Gle dhìleas gu bharr;
Cha strep mi gu dìlin,
Dh' ain-deoin dìchil mo lamh;
Ach a Righ th' ann sa' Chathair!
Lub an Reall ‡ so m' dnail.
7. Ach a Rìgh th' ann sna h ardaibh,
Lùb an t sàr ghi'bht so nuas;
A dh' fhàg mise fuidh eislean,
An-aoibhin 's gach uair;
Dh' fhàg m' inntin fo luigse,
'S nach creid iad sud uam;
'S mi maonar am leabuidh,
'S nach codal domh uair.
8. 'Sì do lamh air stol pòsaidh,
Bheireadh solas domh luath;

† The Twilight. ‡ A Star.

'San Crùn ge do dh' éibht è,
Bu coi-èibhin ſan ùair:
Mur 'eil do thoil rè, dhomh,
'S gu 'n geìl ù gu buan,
Cha 'n 'eil agam do t' èiric,
Ach aon leindeag ſann uaigh.

*Oran Sugraidh; ann Beurla, 's ann Gaelic.*

AS I was walking, 's mi turſach na 's leor,
Gu d' fhuaras tigh Caraid,
'Sè fagas do 'n ròd,
Ann faca mi Maighdin,
'Sì caoineil ro chòir:
'S bidh Rùn mo chrì' agam,
Mo chaillin donn òg.
2. As ſoon's I beheld her,
My heart was full ſore;
The longer I ſaw her,
I lov'd her the more.
Tha gaol air mo ghlaca',
'S nach fèud mi ga còir.
'S bidh rùn mo chrì' agam,
Mo Chaillin donn òg.
3. And when I had bedded,
'S gun an cadal am chòir;
I payed a viſit,
Do 'n chaillin ghlan òg.
Bu chùrai' a h anail,
Blas meal air a pòig.
Bidh rùn mo chrì' agam,
Mo chaillin donn og.
4. As ſhe was a ſleeping,

She did not controul,
'Nuair fhuair mi ì m' ghlacaibh,
Bha m' aiteas ro mhòr.
I could hear my heart dunting,
N uair luidh mi ga còir.
'S bidh rùn mo chri' agam,
Mo chaillin donn og.

5. She ſaid in a hover,
Sir, what are you for?
Cha b' urrain mi freagairt,
Bha m' eagal cò mhòr.
I ſaid, my dear jewel,
I pray you compoſe.
'S bidh rùn mo chrì' agam,
Mo chaillin donn og.

6. She ſaid in a paſſion;
Cha 'n fhèud ù bhi 'm chòir.
Leave off with your jeſting,
I'll take it no more.
Cha chreiddin do mhionnan,
'S cha 'n èiſdin do ghlòir,
'S cha 'n fhaigh ù nochd caidribh,
O 'n chaillin donn òg.

7. As you are a ſtranger,
You ſhould not propoſe
To have me decoyed,
Is m' fhagail fo bhròn.
Cha ghabhainſe Maſladh,
'O dhuine tha beò.
'S cha 'n fhaigh ù nochd caidribh,
'O 'n chaillin donn og.

8. As I am a ſinner,

I never propos'd,
To have you decoyed
'Is t 'àgail fo bhròn.
Ach dheanuin do phùſa',
Gun mhearrachd, gun bhòſt,
'S bidh rùn mo chri' agam,
Mo chaillin ghlan og.

9. If you will prove conſtant,
Gun mhearrachd gun ghò;
And ſtand to the promiſe
You gave me before.
Ma thig ù ſann t ſlighe,
'S qu 'n coiſich ù 'n ròd,
Bi cinnteach a' caidribh
'O 'n chaillin donn og.

*Malli mo Stor.*

THainig mi ſeach allt nam bruach,
Mu fheaſcar ann ſa' mhai;
Bhà na h eoin bheaga' ſèinn mu'n cuairt
'S gach àite gabhail tàmh;
Le 'n ceilleirin ga 'n glèuſadh dlù,
'S a' ſèinn le fonn, 's le ceol;
'Sì gradh mo chrì' mo chaillin òg,
'Sì Malli mo Stor.

2. Rinn mi ſuidh' air a bhruaich,
'S mi cumh' air ſon mo ghaoil;
Nach ſeall ù orm, is gabh dhiom truas
Da 'n d'rinneadh tràil le d' ghaol;
Na 'm briſt ù 'n criodh' ſo 'ta 'm' chom?
Th' air lagacha' le bròn:

'Sì gràdh mo chrì, mo chaillin òg,
'Sì Malli mo ſtòr.

3. Na h eoin bheag os mo cheann,
A' cuirteis air gach craoibh;
Is ghabh mi fàrmad mòr re'n ſtaid,
A' Seinn gach ceilleir gaoil,
Mac-ſamh-luidh chaoi'neas dh'fheuch ì dhomh
Ge d, chaill mi noiſe air, còir:
'Sì gradh mo chrì', mo chaillin òg,
'Sì Malli mo ſtòr.

4. Tha gach lus is àilde dreach,
Chur nadur air an raon;
'S na h uille ròs air eìnntin ſeachd,
'S iad air an ſgapa' faoin;
Ach 's mòr is cù'raidh 'm brollaich tlà,
Ga n dug mi 'n gaol ro mhòr,
'Sì gradh mo chrì', mo chaillin òg,
'Sì Malli mo ſtòr.

5. Ge bu leamſa huille treud tha air a' mhon ud, thall
'S na bheil a dh, fhèudail air mu'n cuairt
Aig innealtra ann ſgach ball;
Ris an te ga'n dug mi gaol,
Gu 'n deannain roinn le deoin,
'Sì gràdh mo chrì mo chaillin òg,
'Sì Malli mo ſtòr.

6. Th' uirt ù rium gu 'n dug ù gaol,
'S gu 'm biodh tu dhomh mar ſhaoil;
Cha mhioſſa' neach le d' chomhra' ciuin
Gu mealladh tu air aon;
'S è Gaol na 'ha mi 'g iarruidh bhos,
Nam faighin è le deoin;

'Sì rùn mo chrì' mo chaillin òg,
'Sì Malli mo ſtòr.

Oran, *le* Mac-Mhic Raonuil *na Ceapaich.*

THugas ceiſt do 'n mhnai ghaſta,
'S gilleadh leachda, 's a cùl mar an tòr.
Cam-lùbach, barr bachlach,
Gruaidh dhaite, dèud ſnaite mar nòs.
Sùilin corrach mar Chrioſtal,
'S binnis aoibhin leum briòtal a beoil.
Aghaidh ſholluis ann còi-ſtri,
Co dhiu 's àilde an neonan, na 'n ròs.
2. Tha do mhuinneal mar chanach,
Tha t fhiamh mar làn gloine do 'n fhion.
Tha t uchd mar an ealla,
Tùir ghealla, 's am barrana ſias.
Tha do ſhlis mar thuinn mhara,
'Nuair dh' èireadh mòr ghaillin, no ſiän.
Ge bu dàn è re labhairt,
Air nàil b' e bhi ma' riut mo mhian.
3. Sliofaid ghaſta 's maith cumma',
Deas chalpa, troidh 's cuimir am bròig.
Thugus Gaol duit o 'n uiridh,
Dh' fhàg fui' chrèuchd mi, mar dhuine gun treoir.
C'àit na ghinn ì, ſhiol Adhamh
Na chuma' aon ràigh me beo ;
Gun an te tha mi gràite,
Orm furtachd, 's mo ſhàbhal o 'n fhòid.
4. Cha n'eil ortſa cron cumadh,
Re fhaicſin o d' mhullach gu d' bhonn'

Dh' fhàs ù d' fgàthan don' chruinne,
Rinn Natar chum urram thoirt oirn.
Chiùin Ainnir mhin, thaitneach,
Ghrinn, ghafta, 's binn blafta guth beoil.
Tuig-fe dòruinn mo phearfa,
'S na trial-fa cur as domh ni's mò.

5. Tha do choltas re VENUS,
PHILOCLEA cha bu choimeas do m' Rùn.
Fàbhradh ghafta fiu' d' lèirfin,
Thaobh airis mar fhèur, 's è fui dhruìchd.
'S lion' ar fear a thug fpèis duit,
Aig feothas do bheùfan, 's do thùr.
Thug ù dha-thigh le t èibheachd,
Gach aon fhaffan bu leir leat fa' chùirt.

6. C'àit a bheil ann duit coi'meas,
A ghèug fholluis is gilleadh na ghrian.
DIANNA ri faicfin,
'Stu is àilde ann coltas mar thrian.
Thaobh cummachd cha d' èid ì,
Ann coi-meas ri geùg na 'n glan chiabh;
Air m' fhacal 's tu 's ceùtaich,
A chunacas le m' lèirfin-fe riamh.

7. C' àit 'n do fheall ì riamh 'n fgathan,
Boinne fola thug barr ort fui' 'n fpèur?
Ann gillead, 's ann ailteachd,
Chìte t ailleas mar dhealradh an grèin.
An gaol thugas tra dhuit,
Bi è m' airr' gus an la' 'n tig an t èug.
Ach ma leigeas tu bas domh,
'S mairg fear eile bheir gradh dhuit am dheigh.

8. O 's mis tha fui' mhulad,
'S tric mo fhùillin a' cruinneacha' dhèur.

Cha mhor nach d' 'albh uam mo lèirsin,
Chlaoidh mo phearsa le h èugantas * mhòr,
'S truagh gun slat do mhnaoi mhin-ghil,
A chumma' le brìodal mi beo;
Bheireadh cail, agus lùth dhomh,
Ge do bhiodh mo shùilin fui' chleochd.

9. Sann air bruachaibh mo leapadh,
Chunacas slat do mhnaoi sheamh, 's ì na suidh
Lion lan dòrain mo phearsa,
'S mi gu lag, agus gaol air mo chlaoidh;
Le Saighdibh gèur, sgaiteach,
Ga 'n sior chur tarsuin mo chrì.
Cha bheag chuis mhasluidh,
Ma nitear mo chasgairt le mnai,

10. Ach ma rinn ù mo dhibeairt,
A rioghain leis an d' rinneadh mo lot.
An deigh dhomh bhi striochda,
'S mi sinnte sios le mòr-ghoimh.
Bheirin miannan do n' Phiobal,
Ge d' gheibhin còir sgribht an domhan tur;
Chionn gu 'n glaise tu sith rium,
Gu 'n deannain d' e Jobairt gu d' thoil.

11. Ma 's beag leatsa do pheaca,
Na rinn ù do m' lot-sa o' thùs?
'S urra leat-sa ma 's ail leat,
Mo chrèubhag a charubh san ùir;
'S olc ambèus do mhnaoi ghasta,
Da 'n èigin dol da-thigh a nùnn;
Am fear is mò thug a ghradh dh' i,
Gu 'n doraig i 'm bas da ga chionn.

B

* Pian, no cradh.

*Oran air Maighdin arraid.*

THa mo chionſa gun ſeachnadh,
Do 'n rioghain ghaſta gun gho;
Do chùl dualach cas,
Na dhualaibh cleachdach mar òr.
Deùd mar chailc, 's am beùl
O'n taitneach thig ceòl,
Is o'n ghèil dhuit m' aigne,
'S truagh o'n chlèir gun ù agam le deoin.

2. Tha mo chion mar an ceudna,
Air an oigh bhèuſaich, bheachdar, ghrinn.
'S binneadh briòdal a' bèul,
Na garraich na 'n tèud th' ar bein.
Rùn mo chlèibh ù,
Di' do rèite dh' ag mi tinn.
Tha tall am chrè,
Nach leighis Leigh, ach ì.

3. Chiùin bhean chèilidh,
Bhèuſach, bhas-gheal, ghraidh.
Am bar gèig, thug
Trèin na mais thair chach.
Chaomh ſhlat ghaſta,
Mhealain thaitnich fo bhla.
'S mairg mac duine rinn t fhaicſin,
'S nach d' fèud a bhi d' chaidribh a ghna.

4. Gruaidh na nair, thug
Mais thair chach 'ſgach tìm.
Aodan fhailteach,
Fiamha gaire ruinn.
Da ſhùil ghorm chorrach,

Fui' d' chaomh-rosg maladh nach tiom.
'S thig an t èug ann mo dhail-se,
Gun an te sina charabh ruinn.

*ALLOA HOUSE.*

WHEN spring-time returns,
And cloaths the green plains;
Then Alloa shines
More chearful and gay.
The lark tunes its throat,
And each neighbouring swain,
Sings merrily round me
Wherever I stand.
But Sandy no more
Returns to my view;
No spring time can chear me,
No music can charm;
He's gone, and I fear me,
For ever adieu;
Adieu to all pleasures
This bosom can warm.
2. O Alloa house,
How much art thou changed?
How dull, and how silent,
To me are each grove?
Alone I here wander,
Where once we both rang'd,
Alas! for to please me,
My Sandy had strove.
O Sandy I heard

The tales you have told;
Too fond I have liſten'd,
To the ſongs you have ſung.
Am I grown leſs fair?
Or are you grown too cold?
Or did your folly believe,
Their falſe flatt'ring tongue?

## *TIGH ALLOA.*

NUair phillis an t earrach,
'S dreach uainn air gach gleann;
Ni Alloa ſoillſe,
Le deagh-ghean ſan am.
Bidh 'n uiſeag gu ciätach,
'S gach iän a bhios ann,
Seinn croidheil mu 'n cuairt domh,
Ge biait' ann ſan tamh.
Ach Sanndi cha t 'ill e',
'S cha 'n fhaic mi ach gann;
Cha toir ceòl dhomh toil-intinn,
Na 'n t earrach ach fann:
Tha è nis air cùr cul rium,
'S mòr m' eagal 's gach am;
Slaint leis gach aon ſolas,
Bha ſa' bhrollach ſo 'n tamh.
2. O Thigh Alloa', 's mòr
A mhugh ù, 's cha ghann.
Cia ſamhach, cia toſdach,
Gach ait a' ta ann?
Tha mi m' aonar an draſda,
'S ar ma ghna lein bhi caint;

'S an cuireadh tu failt orm,
O Shanndi, 's gach am.
Chuala' mise 'O Shanndi,
Do sgeulachdan grinn:
'S tric, minic a dh' eisd mi,
Ri t oranaibh binn.
Am bheil mo mhais air fas fuarach?
No d' fhuaraich u fann?
No faoin? aig toirt cluais,
Do luchd gabhain, is caint.

## *ORAN GAOIL.*

*An Luinneag.*

*Mo dhuil re h uir,*
*'Smo shuil re barraibh na 'm beann;*
*Mo ghnothach gu h ur,*
*Gu 'm faic mi u null do n' ghleann,*
*Far am fai'meid muirn,*
*Is cuirt mar charaid gun sgraing;*
*'S gur h e smuaintich mi m' run,*
*Gur cuis do mhealladh a bh' ann.*

1. Mar Each ga m' thilgeadh air ailein,
'S mi ruighin a bhlair gun mo lot;
Bean a' diultadh a graidh dhomh,
Is Bata ga m' fhagail re port.
Beir sorruidh do m' leannan,
Sa' ghleannan ann òilte an deoch,
Is innis d' a cairdibh,
Nach faic iad gu brath mi fu i' sprog.
*Mo dhuil, &c.*

2. Ge b' è co bheireadh gaol,
Gun ghaol ga chommaineadh dho,

Ga choimpeireadh fein ;
'S gu 'm bu chuidhe dha faotain re phos ;
Ma 's fior mo fgeul,
'S gur h aithne dhomh fein a choir ;
Cha duine bheir uaith,
Ach truaghan dona' gun treoir.
*Mo dhuil*, &c.
3. 'S iomadh fear a rinn pofa',
Re mnaoi aimidich oig, gun bhi glic ;
Nam bitheadh i boidheach,
Dh' fhoghnadh fin air fon ftorais, is nich.
'Nuair a ni fibh an ceangal,
As an gabh fibh an t aireachas tric,
Muidhidh cach u mar bhleid-fhear,
'S duine truagh u, cha chreiddeadh tu mis.
*Mo dhuil*, &c.
4. 'S iumadh fear a fhuair tochradh,
Leis am b' fhearr dol le mufgaid do'n 'Raing ;
Na bhi 'g eifteachd re drandail,
'Nuair thiontadh 'n fhòid theinne na laimh :
'Nuair a dh'eireadh a charraid,
Bhiodh na h eilin a' lafadh mu'n fpar.
'S mor gu 'm b' fhearr dol do Shaffan,
Gun mo dhuil ri teachd dha-thigh gu bràth.
*Mo dhuil*, &c.
5. Tha na mnaiean ro fhailneach,
'S mife dh' fhaotadh a radha a' nochd ;
An te 's mo thug mi ghradh dh' i,
Gu bheil i air m' fhagail gun toirt.
Ma fhuair u fear aite,
A chummas tu fafda, le ftoc ;
Tha mife mar bha mi,

'S mi 'g amharc gach la, air gach port.
*Mo dhuil, &c.*

6. 'N uair bha miſe òg,
'S mi gun earras, gun ſtoras, gun ſpreidh.
'S mi deanamh mo thionſgnadh,
Gun mo thiomna bhi ſgribhte o 'n chleir.
Air fonn, no air fearran,
Bu neo chinnteach mo bharantas fein.
Ach ma ſheachuin u 'n ra'd,
Biodh gach aon neach air gleidheadh dha fein.

*An Caillin donn daite.*

*Iorram, air fonn.* I entreat you, come kiſs me, &c.

A Chaillin donn daite,
Leam b' ait bhi ga d' phogadh,
Na fiodhal air uairibh,
Ge d' ghluaiſte le ceol i;
Gu bheil me co chinnteach,
Mar deantar leinn poſadh,
'Gu n cuirrear ſan uaigh mi,
Mu 'n buainnear an t eorna.
*I entreat you, come kiſs me,*
*'S ni ceil mi air cach e;*
*Gur binne leam t iomradh,*
*Na Inſtrumaint clarſaich;*
*Gu bheil mi fui' mhulad,*
*Tha truimmeadh air m' airneadh,*
*'S tha ſac air mo chroidhe,*
*'O! nach biodh tu lai' rium.*

2. Gruaidh dhearg mar an corcan,

Fiamh cailc' ar do bhragad ;
'Tha do shlios mar an canach,
Na mar aitteal a phaipeir ;
Suil ghorm is glan lionadh,
'Si mar libhe an airgid ;
'S mis' a dh ainnich am bliadhna,
Gur h i Chiatai a b' ainm dhuit.
*I entreat you*, &c.
3. Corp seamh, is e fallain,
'S tu 's banaileadh nadar,
Le d' chalpana' geala,
Mar Ealla na traighe ;
Cha 'n 'eil ort cron cumadh,
'O d' mhullach gu d' shailibh,
Troigh chruinn ann broig shocraich,
Nach dochain am fasach.
*I entreat you*, &c.
4. Beir mo shoraidh nunn thairris,
A dhionsuidh na Gruagaich ;
Ris na dheallaich mi hall ud,
Caol mhala gun ghruaman ;
Aig feobhas a cleachda,
'S a h aigneadh gun smuairein,
Gur truagh nach 'eil agam,
Snaim glaic ort nach fuasgail.
*I entreat you*, &c.
5. Gu 'm b' fhearr lium na charaid,
Is fearr theid ann buailidh,
Nach cuirrin ort eolas,
'S nach Mothuichin do shuairceas ;
Tha thu co aoidheil,
'S nach 'eil aon ni mar ghruaim ort ;

Tha mi daonan a' ſaoilſin,
Nach i chaoin ort a ſhuair mi.
*I entreat you, &c.*

6. Gu 'n tug mi car tammuil,
Re mireadh, 's re ſùgradh,
Mo bhoineid a' m' leith laimh,
'S mi deanamh dh, ì umhlachd,
Cha deana' ì focal,
'Sè thu'irt ì am beurla,
*I care not for you Sir,*
*I entreat you, &c.*

7. An raoir ann om labaidh,
Cha chadal a fhuair mi;
'S mi re ſmuaenteana' faoineadh,
Bean t aog'ais a ghluais mi;
Tha do fhòg mar an cannal,
Is t anail gun truailleadh;
'Nuair dhùinin mo ſhùilean,
Bhithinn dlù ort a' bruadar.
*I entreat you, &c.*

8. Na'n deanna' tu rèite,
'S gu'n geillea' tu deonach;
'S gu 'm faighin dhomh fein ù,
Bean t éug'ais a' phòſuin;
Bheirin mionnan a chumin,
Ge bu leam a Roin-Eorpa;
Gu 'n giſtin gu ſaor è,
Mu'n ſgaolin do chòrda'.
*I entreat you, &c.*

9. Ge d' bhiodh agamſa Caiſteal,
Is geatachan mòra;

Urrad eile do dh' airgiod,
Do Ni, is do ſtòras;
Is n' ingheanna' Chaiptein,
Is beartaich tha 'm ſlanraiſc;
Na 'm faighin gu m' raoighin,
Gur ì thaoghain dhiu màri.
*I entreat you, &c.*

10\. O! 's mis tha ſui' mhulad,
'S mi gun fhuran gun mhàran;
'O na ghabh mi mo chead diot,
Mu 'eaſgar an là ſin;
'Si mo bharail ſa chùis ud,
Mur dùraig ù gràdh dhomh,
Mu 'n tig toiſeach a Chètein,
Gur h è 'n t èug leis an tàr mi.

*Oran Sugraih. Air fonn,*

*Miſs CARMICHAEL's MINUET.* Quick.

SOruidh leat is beannachd agad,
Oigh na 'n cas-chiamh dlùtha',
Mar bhiodh na bheil a' ſteach,
Gu 'n rachain leat le dùrachd,
A dh' 'ios an teach an raibh ù 'n raoir.
Feadh 's a dh' 'anas tu mu m' choinnibh,
Bidh mo chairdeas dhuit gu ſoilleir;
So mo lamh an dèis mo ghealtaidh,
'S bidh mo chommun riut gun fhoill.
Feadh 's a dh' 'annas tu mu m' choinnibh,
Bidh mo chairdeas dhuit gu ſoillier;
So mo lamh an deis mo ghealtaidh,
'S bidh mo chommun ruit gun fhaill.

2. 'N inghean donn nan gorm-ſhuil m-
eallach,
'Si mo bharail fein ort,
Nach 'eil bonn agad don' choirre;
Mur ceillim an fhìrin.
'S tu mo raoghain-ſe do n' chloin,
Cha leigin ſeachad mo thagradh,
Dhain-deoin air na bhiodh ga d'bhagradh;
Dhean'ain fàſacha' do d' leabaidh,
'S dh' fhalbhain leat air feadh na h oidhch.
Cha leigin ſeachad mo thagradh,
Dhain-deoin air na bhiodh ga d'bhagradh;
Dhean'ain fàſacha' do d' leabaidh,
'S dh' fhalbhain leat air feadh na h oidhch.

3. 'S mòr mo chiäta' fein do d' phearſa,
'S è thlachd a liä' mi,
'S mur 'eil pàidhe ann ſud agam,
B' fhearr nach faicinn riamh ù.
'S mi co tric air ti do gheall.
Dean thuſa fòi'din chuillean,
'S gu 'm bi do ghaol ann am fhullang,
'S tu mo raoghain thar gach duine,
'S cha bhi t' urrain ann an call.
Dean thuſa foighdin a chuillean,
'S gu 'm bi do ghaol ann am fhullang;
'S tu mo raoghain thar gach duine,
'S cha bhi t urrain ann an call.

4. Ach ſorruidh leat ma thrial ù;
'S gu ma ſlàn a thig ù riſt,
Air an t ſlighe chiadna;
Gearr na fad ga 'm fan ù uain;

Ach mar fuirich ù gu maddain,
Thug ù eatromachd do m' aigne,
Sorruidh leat, is beannachd agad
'O nach 'eil ù fad am foill.
Ach mar fuirich ù gu maddain,
Thug ù eatromachd do m' aigne,
Sorruidh leat is beannachd agad,
'O nach' eil ù fad am foill.

5. Sorruidh leat is beannachd agad,
Dh' fhàg ù m' aigne eatrom;
Gur a bliadhna leam gach feachd'-ain,
Gus am faic mi t èudan.
O! gur bliadhna leam gach oidhch;
Ciod a chuirreadh tu gu faddal,
Ge d, bhiodh tu feachdain gun m' fhaicin?
Sorruidh leat, is theirig dha-thigh,
Dh' fhios an teach an raibh ù 'n raoir.
Ciod a chuirreadh tu gu faddal,
Ge d, bhiodh tu feachdain gun m' fhaicin?
Sorruidh leat, is theirig dha-thigh,
Dh' fhios an teach ann raibh ù 'n raoir.

## IORRAM air America.

*An Luinneag.*

*O theid finn do dh' America,*
*Mu 'n teirig air ar ftoras;*
*'O 'n dhaoraich iad am fearran oirn,*
*'S nach urrain neach bhi beo ann.*

THA 'n tombac co daor
Agus nach feudar bhi ga fheoraich;
Nach mòr a thig am punnd dh'e,
'Nuair choftas unfa grot dhuinn.

*O theid ſinn, &c.*

2. Nan teirgeadh air a chogadh ſo,
'S gu 'n coineadh rìgh Deorſa,
Chidheadh ſibh na ſichidin,
A' dal le miſnich mhoir ann.

*O theid ſinn. &c.*

3. Tha 'n t eillean fad a chean agnn,
'S *New York*, am baille mòr ſin,
'S chuaidh 'n teicheadh air na Reubaltaich,
'S na cèudan air an leònadh.

*O theid ſinn, &c.*

4. Chuir Mòr-fhear Howe 'n re trèit orra,
'S Burgoyne a' teachd na còdhail,
'S ma tharlas iad le cheil orra,
Cha 'n urrain cèud bhi beo dhiu'.

*O theid ſinn, &c.*

5. Chi ſibh ann an ath-ghaoraid,
Gu 'n raibh bhur barail gòrach,
Gu 'n coisneadh ſibh air Breatan
Ge bu mhòr bhur neart, 's ùr ſtòras.

*O theid ſinn*, &c.

6. Cha chuala mi bhi ſeannachas
Ann an eachdaireachd na 'n Stòrai,
Gu 'n tug an namhad riamh orra,
Gu 'n d' ſtriòchd iad re uchd Comhraig.

*O theid ſinn, &c.*

7. Nach fad 'o 'n tha na Gaedheil,
Aig, àitèach na Roin-Eorpa;
'Nuair choiſin iad le 'n Claidheamh,
Bha Nuaidheachdan gu leor ann.

*O theid ſinn, &c.*

8. 'S iomma Co'lan fárrumach,

Bha barraichte ann ſan lo' ſin ;
Bha aca ſud re chìoſnachadh,
Mu 'n d' fhuairiad riamh bonn coir onn.
*O theid ſinn, &c.*

9. 'Sè Gathelus dana
Chuaidh 'n Spaint a ghabhail comhnuidh,
Is thog è brùthach àiri' ann
Mar bhaille tamh ga ſheorta.
*O theid ſiun, &c.*

10. As ſin chuaidh mhac do dh' Erinn,
'S na cèudan dh' fhearabh mòra,
Is dhearbh iad a bhi trèubhach ann,
Mu 'n gheil iad dhoibh gach ſeorſa.
*O theid ſinn, &c.*

11. A ris chuaidh è dh' Alabain,
Is thug è Aramailt mhòr leis,
'S bha iommad la cruaidh aca,
Mu 'n d' fhuadaich è o 'n còir iad.
*O theid ſinn, &c.*

12. Ach tha Goill aig eibheach,
Gu 'n fèum ſinn dol air fògradh ;
'S gur h iad na Caoirich cheann-riathach,
A thiondas as air coir ſinn.
*O theid ſinn,* &c.

13. Mar tig an reachd as ùr oirn,
Tha miſe an dùil 'ſan dochas,
Nach cluinnier focal Gaelic,
Sa' bhaille 's airde a' m' eolas.
*O theid ſinn,* &c.

14. Chuaidh màl a chur tri-filte,
'S cha n' iſlich iad le 'n deoin è' ;
'S am fear is faidde ſaoghal,

Bidh fearran ſaor gu leor dha.
*O theid ſinn*, &c.
15. Tha daoine bochd aig èigheach
'S an dochair fein ga 'n leòna',
Ceart mar bha na h Eabharaich,
Sann Eipheid mu 'n do ſheal iad.
*O theid ſinn*, &c.
16. Tha h uile neach chuaidh null,
A' toirt cunntas maith na 's leor air,
O 'n gheabh iad fearran ſaor ann,
Cha 'n fhan ach daoine Gòrach.

*Oran air Fear Cille-mhoirre.*

DHalbh mi 'n de gu ſundach ſundach,
Ghabhail cunntais Cille-mhoireadh;
Cha raibh cuìmhn' agam air bàs
An fhir gun ſgà a Chite ſoillear;
'N tra rannuig mi do làrach,
'S an t'ait an Deannamaid Coinnibh,
Cha deachaidh mi' Steàch a'd, Sheomar,
Cha leig m' fheoil dhamh dol na Shealladh,
2. Chuala mi gur bròn bu Sheòl Doibh,
Ghabh mi dòchas rinn mi Pilleadh;
Thug mi ſgrib do thigh an òſda,
Ghabhail Oran do na gillibh;
Ged, nach 'eil mi pailt do ſtòras,
'Scriodhal dh' o'luin cupal Ghinne;
Na 'mfaicſin beò thu fhir gun ſòradh,
Seach an Bron à bh'air do Chinneadh;
3. Fear mo'r Rioghail, 's è don fhior Fhuil,
'S mòr d'ar di è nàm na togbhail;
Am feachd do Dhùcha' dh'aithnaite air thùſu,

Bhuinncadh Cliu aig meod do Shloinneadh;
Smaith thig Cota, s' Dag air Oradh;
Breacan Boidheach an Cuaich Coinneal;
Cha do chuir è ùidh am Bòtaibh,
Fear garbh Comhrad, is è gun Choirre.

4. 'S mòr 'n iontruin ſinn do d' Dùthaich,
Am fear Cliutach a dhàs maiſeach;
Dhearbh thu chuis ud, cha bu Chùbair
Bheireadh Cìus dhiot re àm Glacuibh;
Bhà thu ſiobhalta mar mhaighdinn,
'S 'Bha thu d' Shaighdear re uchd Gaiſge;
'S cha bn Chearbach ſo d' Chuid aerm thu,
'N am bhè ſcanchas ri luchd Chaſag.

5. Ach mo Thruaidh ì do mh-athair,
Guidh 'm Bàs a thighin ga ſireadh;
Chail ì a' Sugradh, 's a ceòl gaire,
Gu la bhràch cha dean ù pilleadh,
Beart a chràidh ì laogh h' araich,
Bhi ga charamh ſo na Gillea-bh,
Ann Chis'te dhionach ſo bhrat Sìoda;
Bèùl na ſirinn 's è gun ghiorag.

6. 'Nis on thanig feachd na truaigh,
'S bochd a Bhuaidh a bh' air do Chinneadh;
'S tric an ſgriob ſo le Bèul Uaigha;
Dhalbh ar 'n uaiſle, 's tha iad Diom-buan;
Ceannard Tuagh, is Dhaoine Truagh,
Co maith 's tha an taobh tuadth do linneadh;
An ti thug uain u; cha chuis chruaidh air,
Oighre Buan a chuir a' t innad.

7. Mar biodh è Cairdeal Tochdmor Bàitheal,
Heirreadh Càch gun raibh ſud coirreach,
'N deigh nan Uaiſlean as an do Bhuaint ù,

'San bu dual duit a bhiodh Soillear;
'S mo is luath liom, dholluich Uaigh;
An tì bha ſuairc re daoine eile;
Do Cheile beò, na Ban-treabhach òig
Sì cuir Seòl air do Chuid Cloinne.
8. B' fhiach dh'ì fein ſinn, b'ùr a Ceili,
Ceanna ceil ann 'ſan rabh 'n Gliocas,
Guala threin re àm an fhèim ù,
'S Cruaidh an teùg thug uain an' nòis thù
Dhalbh am Bàta leat air ſàile,
'S gu la Bhràth cha dean thù Pilleadh;
Dhul air tìr an leitear huìnai,
Ann raibh do Dhùchas, 's b'urr-na Fleaſgatch;
9. Na fir mhòar nach raibh ſgàthach,
Cuid dh'en àbhaiſt 'n àm an fheaſgair;
Gillean laìmh-riu adhbhair Ghaire,
Treis air taileaſg ga chuir ſeachad,
Fion ga leigeadh ann am Pioſabh,
Aig Buidhean na Pìop, 's na Bratach,
An fhiull uaſal, Rioghal, Uabhrach;
Gam bu dual a bhi ſan Appainn.
10. An ſaoghal Brèugach cha n'eil fèum ann,
'S mairg nach lèugha è le gliocas;
Mur bi ſleidh aguin le Cèil ann,
Leigear lèug † ann 's na toir mios air,
Na cuir Doibh § ann ni na fèudail,
'S do Choguis fein na biodh ga d' ithche
'S Biodh t inntin rè, ò Cheùm gu Cèum,
'S gu 'n dean u fèum mar trèug-u nios è.

† Not to truſt. § Forget.

*Irram, air Saor nan Locar.*

An Luinneag.

*Ho ro gun tug me Gaol duit*
*I Ho, ro, gur mor mo Thaobh ruit*
*Ho ro gun tug mi Gaol,*
*Is cha bheag e, do ſhaor nan Locar.*

MOch ſa' Mhaduin 'n uair Dhuiſg mi,
Thanig lionn-Dubh air mo Shuillinn,
Nuair nach d' fhuair mi air mo Chùl-thaobh;
Thug-as duil do ſhaor nan Locair.
*Ho, ro,* &c.

2. Liom a b' aite bhi air do Chùl-thaobh,
'Nuair reachadh tu a leabadh Dhuinte,
Is mi gu codal fad na Uinne,
'S luidheadh dlù re ſaor nan Locair.
*Ho ro,* &c.

3. G'ed bhiodh tu gun earras, gun fhèideal,
Ach gilb agus Locair Eatrom,
Dhalbhin leat gu Cùl na grèinne,
Chionn bhiodh rè ri ſaor nan Locar.
*Ho ro,* &c.

4. Chum-mo Chairdin ſinn ocheile,
Gu mo thoirt do fhear aig an raibh fèud ail,
'S cha 'n fheil Beo ga'n dean mi geìle,
O na thrèig mi ſaor nan Locar.
*Ho ro,* &c.

5. Tha mo Chairdin riom faoi Ghruaimain,
Chionn mo ghaol a bhi cho Buan duit;
Gus an Cuirrear an ſann Uaigh mi
Biodh mo luaidh air ſaor nan Locar,
*Ho ro,* &c.

6. Ach ma ſè 's gun cuir thu Cùl rium,

'S gun dean u Bean eile Phùsadh,
Cuirir ìosal annsa' 'n ùir mi,
Ann Ciste Dhlù ni saor nan Locar.
*Ho ro*, &c.

ORAN a rinneadh do Sgip Bàta, air 'n do mhaoidheadh Priasan, chionn cluas a thoirt de' chat.

An Luinneag.

*Dh'albh an Ceannuich air an 't soitheach,*
*Dh'albh an Ceannuich air an 't soitheach,*
*Dh'albh an Ceannuich as an tir,*
*Is bi mi fhein a' folbh na dheighidh.*

'S An a thànig sgèul-an fhuathais,
'Nuair chaidh 'n cat a chuir gu Smuaireann,
Slan don laimh thug a chluas deth,
Chuir è bhean 's an uair gu gleothar.
*Dh'albh an Ceannuich air an 't soitheach*, &c.

2. 'N sin nuair thùirt 'n catan Gruamach,
Dhaoine 's olca thug sibh chluas dhiom,
'Siomadh luch a rinn mi ruagadh,
Sios, is suas, ma cheann an aodhairt.
*Dh'albh an Ceannuich air an 't soitheach*, &c.

3. Thu'irt a bhean is ì ga shlìopadh,
'S duilich lùim do chluas bhi dhìth ort,
Cha n'eil mult atha sa'n tìr so,
Ghabhain fhein a nochd a taghaidh.
*Dh'albh an Ceannuich air an 't soitheach*, &c.

4. Bu tu Buachaile mo Chàishe,
A'n uair a rachamaid do'n aìridh, *

* A Shealing.

Ge do chuirrin air an ſpàr è,
Cha tig tabhachd ri gu foghar.
*Dh'albh an Ceannuich air an 't ſoitheach*, &c.
5. Bha ù uair a bha ù ùiſeil,
'S iòmadh luch a rinn thu Chuibhreach,
Is bho'n tha dùil aca nach cluinn ù,
Cha bhi ſuim dhiot air ann deighigh,
*Dh'albh an Ceannuich air an 't ſoitheach*, &c.
6. 'S mòr à milleadh air do Chlàisdeachd,
Bho'n chai Chlùas a chuir bho ſtà ort,
'S' iomadh luch a bhios a'g ràite
'S an a bhfèar thu bhi gun fhradharc.
*Dh'albh an Ceannuich air an 't ſoitheach*, &c.
7. 'Nà m' biodh cint agam an dràſda,
Cò ghabh corrùm gun chionfàth ort,
Chòſtuin cupal chlachùn caiſhe,
Toghail pàidhe le luchd lagha.
*Dh'albh an Ceannuich air an 't ſoitheach*, &c.
8. 'S maith thig röibain air gach taobh dhiot
Tha do ſhuilin mar an Daòimein,
Ni iad ſolus anſa nòidhche,
'S bheir iad boilſgeadh mar a choinnil.
*Dh'albh an Ceannuich air an 't ſoitheach*, &c.
9. 'S ann agad tha na feacla geùradh,
Sgaiteach glan a ni iad teumadh,
Coſan beaga s' cruinne leumas,
'Nuair a dheireadh tuchum draghadh,
*Dh'albh an Ceannuich air an 't ſoitheach*, &c.
10. 'S ann ort fhein tha 'n tiorball ſguabach,
'S or mhaìth lùbas è mu'n cuart duit,
'S dar thig àm dhuit dol ſan n' tuàſaid,
Biodh è 'n cuaichean air do dheighigh.

*Dh'albh an ceannuich air an 'tsoitheach*, &c.

11. Chuaidh tu fhealg 's cha ban gu fùarach.
Ghlac thu n'dreathan-donn am Bruachaig,
'B fhear gu fannadh tu ma'ncuart dha,
Chail thu chlùas re tighin am fradharc,
*Dh'albh an ceannùch air an 'tsoitheach*, &c

12. Cha be'm fortan a chuïr fuas thu
Shuidhe 'n conaltradh dhaoin uaifle.
'B fhear dhuit crùban anfa luathre,
Thuit do Chluàs le Eoin Macoinnich.
*Dh'albh an ceannuich air an 'tsoitheach*, &c.

13. Sinn 'n uair th' uirt a bhean le ardan,
Thèid mi fios don Fhafadh-fhearnadh,
'S ò na fhuaradh anfa 'n fhaud fibh,
Theid an gaird a chuir n'ar deigheigh
*Dh'albh an ceannuich air an 'tsoitheach*, &c.

14 Th'uirt an fgiopair Ban gu Càinnail,
Th'ar lium fhein nach beag a mioth achd,
Ceathrar dhaoine chuir am priofan
Air fon caitean Crion na 'n foitheach,
*Dh'albh an ceannuich air an 'tsoitheach*, &c.

15. Th'uirt an Tuairneir, na biodh Gruaim ort
Ma 'n teid finn dheannamh tuafaid,
Bheir mi fhèin duit Caitean gruàmach,
Ga'mbi Cluafan agus Fradharc.
*Dh'albh an ceannuich air an 'tsoitheach*, &c.

Oran do fleafgach, ris an abairte, an Gilleadh Ruadh.

*An Lunneag.*

*'S e fud an gilleadh fuigeartach,*
*'S e fud an gilleadh gaolach,*

*'S e ſud an gilleadh ſuigeartach,*
*S e 'n gilleadh Ruadh mo laochan.*

'S Maith thig còta ſaſſannach,
'Don chuid is daite an aodach,
Ga d' bhi è ginnidh h'uille ſlat,
Cha bhi thu ceart as èàgmhais.
*'S e ſud an gilleadh*, &c.

2. 'S màith thig Eileadh Bhreacain daite
Paiſgt' an a Crios taobh ort,
'S cha mhios thig Briggis dhuit air achd,
D chumail ſmachd air taolman.
*'S e ſud an gilleadh*, &c.

3. Ge d' th'uirt iad riut gu n'raibh thu brais,
'S nach cuir thu ſmachd air Taolmann,
Gur 't earc aite ann-dean thu ſtad,
Nach faicar Bean an gaol ort.
*'S e ſud*, &c.

4. Cha n'eil cron ri airriſh ort,
Ge d' thug mi barrachd gaòil dhuit;
Mar eireadh feahthadh chabhaig ort,
'Nuair ſhìnneadh cailleinn taobh rùit.
*'S e ſud*, &c.

5. 'N uair theid thu ris-na mullaichin,
'S maith thig Gunna Caol ort,
Cha mheas air feadh na'n Calleag thu,
'N an 'tachradh iad s' an fhraoch ort,
*'S e ſud*, &c.

6. 'S iomadh Nionnag arrumach,
Bhios a farraid 't èugmhais,
'S an Oidhche, bait leat bhi na'n taic,
A cummail ceart an aodaich.
*'S e ſud*, &c.

7. Ge d' th'uir't iad riut gu'n rabh thu fann,
O'n thainig ceann na'm Faoilteach ;
'Na n' tigeadh àm bhi dol don ghleann,
Cha bhi do Chlann gun fhaoitean.
*'S e ſud*, &c.

8. Cha chuir an cleireach do-char ort,
'S cha troid è ruit gun aobhar,
'S cha toir a miniſtear thu ſteach,
Ge d' bhidheadh ſeachd ri ghlaoich rùit.
*'S e ſud*, &c.

9. 'Nuair chruinnicheas do leannanan,
Cha b'a[illegible]nibh iad'ri' aitiunn,
Na ghuilaineas do'n Chlachan thu
Mas iad 's faide ſaoghal.
*'S e ſud, &c.*

Iorram Sugraidh, Air fonn,
*Bidhibh Sunndach, &c. air an fhoddar.*

*Bha iad Sundach, Sundach, Sundach,*
*Criodhal Sundach air an fhoddar.*

MAire og bha aig a mhuilleir,
Is Eoin ban a fiuran ſoisneach,
Luidh iad an raoir air an Urlar,
'S bha iad Sundach air an fhoddar.
*Bha iad Sundach*, &c.

2. Th'uirt an Fioghadar s' è g'eridh,
Bheir mi fhein dhuibh nì gun obadh,
Duſan gabhar theid a Chundadh,
'S bidhibh Sundach air an fhoddar.
*Bidhuibh Sundach*, &c.

3. Co fad ſa mhaireas Beart is ſlintin,
Ni mi ſtrì ri r Cumail ſocrach,

Dhaennuin Cosnadh leis na spalaibh,
Chumadh sasda sibh air Foddar.
*Bidhuibh Sundach*, &c.
4. 'N sin 'nuair th'uirt maraireadn ighin domhnuil,
'S olc an'comh nadh sin g'an togail,
Bheir mi fhein duibh mart is bunndadh,
'S biodhibh sundach air an fhoddar.
*Bidhuibh Sundach*, &c.
5. Th'uirt Aonghis Mac Eoin gu Ciannial,
Bheir mi fhein dhuit Nionag shoisneach,
Ceithir mairt cho maith s'a 's duthuigh,
Is deannuibh pusadh air an' fhoddar,
*Bidhuibh Sundach*, &c.
6. Labhair Ceannuiche na máileit,
Bheir mo mhathair nì gun obadh,
'S n'uair thig mise as na bhuitheadh,
Bheir-me gùn dì chionn a thègail,
*Bidhuibh Sundach*, &c.
7. Labhair Domhnal an ard-bheirgin,
Dheannuin seirbhios dhuibh n'uair thograin,
Bheir mi gobhar dhuibh is minseach,
'S deannuibh sinneadh air an fhoddar,
*Bidhuibh Sundach*, &c.
8. Labhair Donacha brathair a' Mathar,
'S ni rò nar dhuin bhi re doichill,
Bheir mi mart, is fichid pund dhuibh,
'S bidhuibh Sundach air an Fhoddar.
*Bidhuibh Sundach*, &c.
9. Labhair Domhnall Glas'ann Innse.
Air mo ni cho d'teid aon Obadh,
Bheir mi Gearrann a ni Nuir dhuibh

'Sdeannuibh Pusadh air an fhoddar.
*Bidhuibh Sundach*, &c.
10. 'Nuair a theid sibh laighe am plangaid,
Biodh gach aon neach an re sodan,
'S biodh gach neach a'g oll air Slàinte,
'S bidhuibh Greannar air an Fhoddar.
*Bidhuibh Sundach, &c.*
11. 'S iomadh Fleasgach an sa'n duthaich,
Dhàs gu soimhe sùgrach soisneach,
Na m' bith nionag air a Chùl-thaobh.
Luighe dlù ris air an Foddar,
*Bidhuibh Sundach, &c.*

Oran *air Bodach Fioghdair, a phos seann te, bha Siubbal nan crioch re da fhichiod Bliodhna.*

'N Cualadh sibhse n'sgèul daicheil,
Thain' an dràsd oirn as Ur;
Ma Dhéibhinn na Cärraid,
Chuaidh 'n bannubh Laidir le Cliu?
'S fear ghreasadh na 'm spàll thu,
'S cha raibh Failn ort sa Chuis:
Fhuar thu Ceile gu't àileas.
An deighe do Gradh chuir 's an Uir.
2 'S iomadh neach th' air a' Mhealladh,
Leis a Char thug thu 'n drast,
'S gach aon a bhi 'm Barrail,
Gu'n deach thu bailleach 'o stă.
Ach ma dh'oighreicheas seonaid.
'S è sud Comhdach is fearr,
Bidhidh ìad duillich gu dearbh lium,
Nach 'd tug iad tairgse dhuit trà.
3. 'S maith a thagh thu do Cheili,

Bean Bheuſach ghlan ùr,
Gun Chron folluich fa'n ghrèin,
Nach deannadh bèud air do Chùll,
Th'uille te a thug ſpèis duit,
Grad thrèigadh iad thu,
Faguidh ſinn iad fui Eiſlein
Agus deùr air an ſuil.
4. Cha dean mi dad mol' ort,
Thaobh ſoddal, na ſgleo,
Tha u 'd' bhreabadair laidir,
A ghreaſas ſpall air a chlò,
Cha'n 'eil Cron ort thaobh coltais,
Ach ad Roiceannach còir,
Pair't a dh'ailtibh na Brice,
Gle thrice ort mu'n T'ſhroin.
5. 'S mairg a ghabhadh droch Bharrail,
Ge d' raibh iad tamull gun Phos,
Mar dean iad beart Chearbach
Nach faigh iad tairgſe ni 'ſleor,
An te bha deich is tri fichid
Gun ghin theachd na Còir,
Fhuair fear air a leabuidh,
Co deas re mnaoi òig.
6. Tha ſean-fhocal ag inſeadh,
'S tha ſinn cin 't as gu lèir,
Gur fear piſeach an-moch,
Na bhidh gun earbaſa fo'n Ghrèin.
An tè thug builleach a dùill diubh,
'Si ag Cùradh gu gèur,
Tha ì n'oiſhe gu ſùgach,
'Sì air mugha a Glèus.
7. 'S beag an'tionnadh daoine òg,

A bhi posadh a 's tìr,
'S iad am barrail 's an doc[illegible]s,
Gu fuigh iad Sòlas gun d' i,
Faicsin Chupalan Gliceadh,
Tha trì fiochad 'sa trì,
Dol am bannaibh gun seachnadh.
'S iad a Cleasachd 's 'a strì.

8. 'S mòr shiubhail thu an Chruine,
Ma'n Drinn thu 'n Cruinneachadh Còir,
Eider *Peairt* is *Dun-eidin*,
Aig cuir ri chèile an stòir;
'S maith duit Iain s'an Oidche,
Gè d' fhuidh è roinn ann san or;
A'fad sa mhair a chèud Cheiledh,
Bha è trèabhach na 's leòr.

9. 'S mòr an sòlas do d'bhràthraibh,
S' do d' Chardibh gu leir,
Ge d' tha naois a tighin trà ort,
Nach d'fhàlluin do Ghlèus,
Nam fuigheadh tu sàstachd,
Mar a bail leat ga d' rèir,
S' tearc fleasgach a 's duthuich,
S' fearr lugh 'na bhuill-fheum.

Oran *an Tail-fhear*,
*An Lunneag.*

*Thug mi 'n oidhche raoir san Airudh,*
*Thug mi 'n oidhche raoir son Airidh,*
*Thug mi 'n oidhche raoir gu Cainnail,*
*Ma' ri nionagibh na bairibh.*

'NUair a rannig sinn ma Oidhche,
'S an a dhaoineachd sin gu nàrach,

Feuch a n' Gleadh ſibh air ar Caoinea's,
Leud ar taobh dhuin, gus a' maìreach:
*Thug mi, &c.*

2. 'S iongandach liùm gillin ògà,
Ciod a Sheòladh iad don airidh ;
'S an bu Choltuicheadh gar ſeòrſa,
Bhi ſan Ròd * an cois na tràighe?
*Thug mi, &c.*

3. S an tha ſinne air ar turras,
Ge d' dhurich ſin ſan airidh,
Cha 'n eil gin an d'or luchd Eolais
Gus a'feoraicheadh Sinn Màri.
*Thug mi, &c.*

4. 'N ſin thuirt 'nighin Donach mhic-dhughail
Chuir mi cùl re luchd na traighc,
'S mòr gu' b'anſadh Sàndi Stuart;
Tha mo d'hùil ann 'o fheil Padric,
*Thug me, &c.*

5. Cha 'n'eil dùinne 'n ſo bheir ſùil ort,
Ge' do phùſadh tu è maireach ;
'O nach fuillig thu do luàdh,
Re Callum Ruàgh, an leadan chràcaich.
*Thug mi, &c.*

6. Ach cha ghabh mi è re phòſadh,
Tha mi eòlach air a nadur,
'S ann a b'anſadh leis bhi rùraich,
An ſa Chùlaiſt aig a mhathar.
*Thug mi, &c.*

7. Cha raibh miſe los do phòſadh,
Gùs a feoraichin è d'mhàthair,
'S bheir ì dhùin an duſan Coarach,

* Sea Wreck.

Sa bho mhaol bha an ſan fhàſach.
*Thug mi, &c.*
8 Th'uirt an tailfheir is è g' eirridh,
Theid mi fhèin a Shealltuin mari,
Ge d' nach 'eil mi pailt a d' fhèudal
Dheannain fèum dhuit le m'chuid ſnadàthad;
*Dhug mi, &c.*
9. 'S còmma leum fear eatrom gòrach,
Solc a Shèol gu m' chumaìl ſàſda
Ge do sheannadh è dhamh èudach.
Bi Chrogh-loigh gun tighin gu airidh.
*Thug mi, &c.*
10 Ge d' nach'eil mo Chrogh ſan Innis,
Malluin fhein nach leigin failn' ort,
Nuair a rigas ſinn an claddach,
Gheibh ſinn Scaddain is Buntàta.
*Thug me, &c.*
11 Ri! gùr comma liun do bhòilich,
A' cur bòſd as a Bhuntàta,
Ge, do rigas ſinn an Claddach,
Theag' gur fad leinn ma'n fa's è.
*Thug mi, &c.*
12. 'Nuair thoiſich iad re Strìthe,
Chuir iad m'ichion air an Taiſheir;
Thuit a mèaran is an ſioſar,
'S chaill è mioſar a chuid Snathad,
*Thug mi, &c.*
13. 'S beug an 't ionnadh dhuit 'bhi dèurach,
Ma na dheirich dhuit ſan airidh,
Thuit do Bhonaid air na eìlibh,
Nuair a dhèrich thu gu mari.
*Thug mi, &c.*

14. 'Nuair a dhaltruich air dad feùmadh,
'S an a dheirich è gu 'mfagoil;
Bhual an giadh * è an s' na Cofaibh,
'S thuit è tarfuing air a Mhagaibh.
*Thug mi, &c.*

15. Struadh nach du'irrich mi 'Stigh o'fda
Gus an Oluinn an lair bhlar ann,
Mu'n riabh h'uile fear glaoidh'ch,
Loifg thu t'aodach an fa'n airidh,
*Thug mi n'odhche raoir fa'n Airidh,*
*Thug mi n'oidche raoir fa'n Airidh.*
*Thug mi n'oidhche raoir gu cianail,*
*Ma' re nionagabh nah airibh.*

Oran *Dhomhnuil Mhic-Ruari.*

'M B'fhaic fibh Domh'uil Mac Ruairi,
'S gur fuairce a bhèus,
A' cur iteachan gu luaineach,
Air Cluain eàdach rèidh.
B'fhear do ghnothich ris na lòthan
Gan' toirt a' beinn,
Na Slìndrich ris na Spalluibh
'S tu'g aireamh na'n cèud.

2. 'Nuair chuaidh tu fein, fan tailfheir,
Air marfal gu fèil,
Gun rabh na heich ga'r fagail,
'S gach aite don Bheinn,
Chuir fibh roimhuibh a bhi fomhuidh,
'S 'ur, gnothuch a bhi reidh,
'S gu 'n drinn fud dhuibhs buannachd,
Nuair fhùarradh an fpreidh.

* A Taylor's Iron.

3. Sgòrach lium a Dhòmhnuill,
Do ſheòl ann an gleus,
'Nuair bha do Bheart ga ſeoladh,
'S nach cord ì riut fein;
Mhill ì chean thu, air bhi fallain,
'S cha neil tannil rèidh,
'S gun phill ì uait gach gruagach,
'S bidh Gruaim air gach tè.
4. 'Na'n gabhadh tu mo s'heòlladh,
'S tu gòrach a'd' chèil,
Cha bhiodh tu ceangal ròpan,
Ad chròcan gun fheum,
B' fhear dhuit grathann bhi re aidheir,
Air Faidhear, 's air feil,
'S do Bhean a bhidh air Airidh,
'Sì maran riut fein.
5. 'S maith a dh'fhiogh thu 'n clo Dhomh
'S tha ſe'ol air a ghreidh;
Gun raibh mnain og ann,
Is Caillin bhoidheach threùn,
'S maith an airridh ſibh ar Ceangal,
'S ar bainis a bhi rèidh;
'Sgu fiaighinn fein gùn ailuin,
A Charabh gach Breid.
6. Gu raibh mor nian Domhnuill,
Is anna chòir na n' Glèus,
Da Chaitriann a comhladh,
'S cha ſòradh iad fèum;
Bu dluithidh an caſan air a Ghalcadh,
Na trup Each na 'n'leùm,
'S gu ma ſlan don Oigridh,
Chuaidh Comhladh na'n Gleùs.

7. 'S maith a luagh ſihh n'clo dhomh,
Gu loinneach tiugh rèidh,
Ge d' ſhuibhlain fhein an Ollaind,
'S na b'eol dhomh na dheigh,
Cha n'fhaighin b'arrachd oirbh, air eallachd,
Th'oirt farram air Clè,
'S cha n'fhaca mi thug bar,
Air na bha 'n ſùd, gu feim.

8. Na'm biodh gach fear tha s' duthaich,
Gu m' dhurachd dhuibh fhein,
Gu fuigheadh ſibhſe triuir dhiubh,
'S gu 'n Cuntain leibh ſprèidh,
Tha ſibh Cannach, boidheach, bannail,
Gun mhearachd gun bhèud,
Gur tric a pòſadh pàiſdean,
'S gu' m' b' arraid ſibh fèin.

9. Na'n tarlain 's tigh òſda,
'S mo Chòir gu bhiodh ann,
Na tarlamaid ann Comhladh,
Gu n' ola maid Dram.
Gu'n èighin tuilleadh air 'ur furran,
'S 'ur turras gun chall;
'S gu n' ol mi an deoch-ſlainte,
Air failte na bh' ann,

10. N' ſaoil ſibh fein nach Bòidheach
An'oigridh bha ann,
Meud ſa luadh an clò dhomh,
Bu cheòlar a chlann,
'Nuair bha iad ullamh, rinn iad m'fhuran,
Gu fuireach na 'n Caint,
'S gu fuighean fein a' maireach,
Liunn laider nach gann.

*Oran, a rinneadh do Nianagaibh oga, a ſmuaintich gu'n d' thainig an t aog a dhionſuidh an leapa.*

BHa n' tèug aig ar leabuidh an raoir,
Chuir è eagal, is oilt air m'aigneadh;
Gu'n leig è gach furm, is gach Stòl,
Is Tharuing è Mòr air Choſaibh;
Th'uirt Fionghal le briathar ro mhòr,
Cha'n fhuigh ù lem'dheon a phlaide,
'S bi aithreachas orm gu Diardaoin,
Nach do lean mi an ſaor ni s faide.
2. Ghabh eagal, is tuirſe a Chlann,
'S an àm bu chòir dhoibh Caddal;
Bha n' criodhachan uille cho fann,
'Nuair chual iad an tſrann a bh' aige;
Th'uirt Seonaid 's ì luigh a'nunn,
'Sì ſparradh a Ceann fo 'n phlaide;
Tha 'n tolc aig àr coſaibh a Chlànn,
'S rug miſe am laimh air bhad air,
3. Th'uirt Màiri 's i labhairt gu fòil,
Cha n'fhan mi n'ur Còir ni 's faide,
Gun' t'eid mi don cheann ud Shuas,
'S gu'n' tarruing mi Uaibh mo phlaide,
Th'uirt Mairiread 's ì labhart gu Mall,
A ghraidh nach fuirich thu aguinn;
An teagal gu 'm bi ſinn ſ'an tòm,
Nuair gheibh e ſinn tròm n'ar Coddal,
4. Th'uirt Seonaid nic Eanraic gu faoin,
'S an agam's tha aobhar an eagail,
A lamh a bhi tarſuing mo chluas,
A los mo th'oirt uaibh le gradachd,

Folt bachlagach liadh air a chull,
Sa ſhùil a' ſgionnadh 'na Chlaigin,
Bha aghaidh cho duth ris a Ghual,
'S choſſan co Chruaidh re maiddean.
5. Bha lamhan gurudanach cruaidh,
'Nuair chuaidh iad mu 'n c'uairt da'm leaſradh,
Bha Anail gu halmaradh fuar,
'Nuair chuaidh è ma'n cuairt dam'leith-cheann,
Druim Chrottach, brù charitedh 's olc ſnuaidh,
'Nuair thanig è ſùa's re m' lea-taobh;
Bha Fhèuſàg mar fhionnadh an roin,
'Nuair thanig è choir ar leapach,
6. 'S ma thig ſe a ris na'r dail,
Deana' ſibſe gu faìle faraſt,
Na togaibh ur lamhan ga choìr,
Gus a fuigh ſibh gur ſgoid na'r taicè,
'N ſinn ſaſuibh na Chluaſaibh's na ghruaig,
Is thugaibh ì nuas o'n Chlaigin;
S mar urrain ſibh Cheangal le taod,
Thugaibh ordù' don t'ſaor bhi aige.

## ORAN do PHADRIC.

*Robaſtan Forſair Dhiuc Athall.*

An Lunneag.
*'S cruinn donn Sgiobalta,*
*'S g'ur grinn an ſirein Padric,*
*'S cruinn donn Sgiobalta,*
*Thig feileadh an Crios do Phadric.*

9 S Maith thig ſud os cionn do dheiſe,
Bonaid gorm na m ballan beaga,
Riobban ur an deis a leagadh,

Sios air leadan Phadric.
*'S cruinn donn*, &c.
2. 'S maith thig lèin an annart ùr ort,
Cheart co chaol ſa tha ſan duithich,
Còta an Aodach thig on Bhutha,
'S theid na Cruin ga phaigheagh.
*'S cruinn donn*, &c.
3. Calpa Crùinn is ro mhaith Cumadh,
Giommanach air cùl a Ghunna;
'Nùair a theid thu ris amhulach,
Fuil air Damh na Craice;
*'S gur cruinn donn*, &c.
4. 'Nuair theid thu don tigh lionna,
Cha n'eil do leithid ach ainnibh,
Bu tu Companach an Drama,
Ga Cheannach 's ga phaighe.
*'S gur cruinn donn*, &c.
5. 'Nuair a theid thu Chum na Faoireach,
Cha n'eil teagamh nach biodh ſgoin diot,
'S iomadh Nighin òg, is Maidean,
Bhios a faoineachd Phadric.
*'S gur cruinn donn*, &c.
6. 'S tearc Nighin a tha re fhaoiten,
Ge'd'raibh aice Crobh, is Caorich;
'Nuair ſheallas ì na eùdain,
'Nach biodh 'n gaol air Padric.
*'S gur cruinn donn*, &c.
7. Tha thu Theaghlach Thighearn Ruthain,
Dha ma dual bhi annſa Ghuiſaich,
'S gad nach marthun air do Chùl è
Seaſuidh 'n Duic le Padric.
*'S gur cruinn donn*, &c.

8. 'S guirridh miſe dheannamh Orain,
Cha do Chan mi focal Boſtail,
'S on' is gille Criodhal Còir thu,
'S maith lium beo thu Padric.
*'S gur cruinn donn*, &c.

ORAN DHOMH'UIL DROVAIR.

LAbhair Domh'ul Drovair,
Tha Geoidh agam aig a bhaile,
Is receidh mi mo chòir dhuibh,
Gu Deònach ma'n teid me thairis;
Ma gheibh mi airgid làimhe,
Cha n'àil lium a thogal bailleach,
'S gad theid fear 's an Stòp dhiubh,
Cha dochaid nach bidh rud aguinn.
2. Thùirt Eòin Goù; Dhomhnuill,
Leig dhamſa do lamh a Ghlacadh,
'S companach Crìodhal Coir thu,
M'an Stop 'n uair bhios rud agad,
Bheirin boid is briathar,
Ma'n ioſg thainig às an taruing,
Gu fuigh thuſa coir dh'e,
'S cha bhoſd dhuinn ge'd ol ſin geallag.
3. Labhair Domhnul Drover,
Sud ſeorſa bhios miſe Ceannach,
Cùrſain mhora Stapuil,
Na Hàigich, 's na Cappuill ſhearruigh;
Na gabhair, is na Caoirich;
'S crobh laoigh 'n uair thìge an t'earrach,
'S beg à buinig Dro dhuibh,
Ge'd oluinn mo Chuid Da Dhrama,
4. Bi iomad Braddan tarra-gheal,

Ga mharbhadh air eas a Bharrain,
Ma bhios Cunradh mòr dhiubh,
Cha ſor miſe cuid dhiubh Cheannach ;
Theid me Dhalna-Ceardach,
A Shealtuinn air bean an 'taighe,
Gheibh mi Buidhinn bhoidheach,
'S gur neonach mar fuigh ſinn Drama.

5. Th'uirt Eoin Gou ; Dhomhnuill,
'San Dhamſa dherich am Braimmeas,
Chuiadh mi thair Drium Uachdair,
Air chuairt a cheannah an Drama,
Chuaidh Buideal thair a Bhruaich orm,
S cha Bhuannachd a Chall a dhaindeon ;
Dhoirt è air gach taobh Dhamh,
Ach taoman a dh'an ſa Bhallan.

6. Their càch gu m'bheil ſinn gòrach,
'S gu'n ol ſinn gach nì bhios aguin,
'Na Bodachain bhronach,
Tha n' Comhnuidh fuireach aig baile ;
Nach Olàdh ſa Bhliadhna,
Trion, na Cea'ramh a Ghallain,
S bheir ſinne fo'n fhòd linn,
Co mòr ris an'fhear is pailte,

7. Th'uirt Eoin Gou ; Dhomhnuil,
Cha bhòsd th'an 's na bheil thu Caintin,
'S iomadh oidhch' a dh'òl mi,
'O nòin gus an tigeadh a mhaidin
Theug' gu deannain Bargan,
'S gu b fhearr domh è na, na Chaithin
'S fearr an diu mar òr mi,
Na cheud la dh'òl mi Drama.

8. Is miſe Domhnuill Drovar,
A tà 'm Boheſpuig,

Arſon beagan òl;
Bhà mi riamh ga chleachda;
Cha n'eil peidhinn re Phaidhe
Ann ſiorrachd Pheairt Dè,
'S fhad 'ſa bhios mi beò,
Fannuidh mi ſa bheachd ud.

## ORAN a' GHOTHAIN.

### An Luinneag.

*Tha mi trom an deigh mo thurrais,*
*Tha mi trom, is me air tir,*
*Tha mi trom an deigh mo thurrais,*
*'S cha n'i mhuir a' dh'ag mi ſgi.*

BEIR mo s'horruidh ſuas don Chearduich
Don fhear-Cheard 's fearr tha 's ti'r,
Dheanna obair nan daoine uaiſle,
'S cha teid Obair tuagh air d'i
*Tha mi trom*, &c.

2. 'S maith do lamh air aicfuin Gunna,
Glaſſan buidh Choſtadh prìs
Dagachan beag na 'm ball airgiod.
'S toil leum fein mar Armachd ì.
*Tha mi trom*, &c.

3. Tha thu teomadh air Deannamh bhiodag,
Seo's 'tha nios air dol à prìs;
'S na 'n tigeadh fèum air na Gaidheil,
Rachadh iad an àird a ſgrìb,
*Tha mi trom*, &c.

4. Ni thu Scianan na Cos àirgiod,
Forcadh bar-gheur is maith lì;
S' Nuair thig Daoine Uaiſle ga'm farraid,

Crùn a Phaidhir, ſud am prìs.
*Tha mi trom*, &c.
5. Ni thu tuagh, is tàl, is locair,
Torrachan cho maith 's a' ſtir;
Accuir luinge is ro mhaith Cummadh,
'S gleidhidh ſud 'O Chunnart ì.
*Tha mi trom*, &c.
6. 'S urra mi do Shlaoinne Chàirdeas,
Air an daoine 's feàrr tha 's tìr;
Na tigeadh trioblaid a'd' Charrabh,
Bhiodh mac-Aillen air do thì.
*Tha mi trom*, &c.
7. Tha thu Cairdeach do Chlann Dòmhnuil,
Daoine ſonraicht ann ſon Strì,
'S leir a bhuil air Clanna Gaidheal,
Gu'n tug iad dhoibh an laimh Chlì.
*Tha mi trom*, &c.
8. Na bhiodhainſe an Lunnain am Chòmhnuidh,
'S daoine mora air mo thi,
Choſtuin beagan dom Chuid Storais,
'S ghleidhin Porſan duit 'O'n Riogh,
*Tha mi trom*, &c.
9. Ge d' nach urra mi gad' Chonamh,
Tha' min Comhnuidh air do Thi,
'O'n is Gilleadh Criodhail Coir thu,
'S maith lium bèo thu, 's tu gun di,
*Tha mi trom*, &c.
10. Eirich a bhean 's fuigh am Bottal,
'S lion an Coppan duin a Sgriob,
Olaidh ſinn deoch-ſlainte ſ'handi,
'S Cairidh è gach-Crann tha 'ſtirr.
*Tha mi trom*, &c.

## The FLOWERS of the FOREST.

I'VE heard a lilting, at our ewes milking,
Laſſes a-lilting afore break of day;
But now there is moaning on ilka green loaning,
Since our bra' foreſters are a' wed away.

2. At boughts in the morning nae blythe lads are ſcorning,
The laſſes are lonely, dowie, and wae,
Nae daffing, na gabbing, but ſighing and ſabbing,
Ilk ane lifts her leglen, and hies her awa'.

3. At ev'n in the glomin, nae ſwankies are roaming,
'Mang ſtacks wi' the laſſes at bogle to play;
But ilka ane ſits dreary, lamenting her deary,
The Flowers of the Foreſt are a' wed away.

4 In her'ſt at the ſhearing, nae younkers are jeering,
The bandſters are rankled, lyert and gray;
At fair nor at preaching, nae wooing, nae fleeching;
The Flowers of the Foreſt are a' wed away.

5. O dool for the order, that ſent our lads to the border!
The Engliſh for ance by guile gat the day,
The Flowers of the Foreſt that aye ſhone the foremoſt,
The prime of our land lies cauld in the clay.

6. We'll hear nae mair lilting, at our ewes milking,

The women and bairns are dowie and wae,
Sighing and moaning, on ilka green loaning,
Since our bra' foresters are a' wed away.

## PLURAN na FRITHE.

GHeibhte sùgradh is màran, aig nionagan dàicheal,
Roimhe bhriste na faire a bleoghan aig a Chro,
Niosadh bidh iad Craiteach, ma'n cuairt air gach ailin,
Na Forsairin is ailde, gun chaill iad an Doigh.

2. 'Sa mhadain aig na Crothaibh, bha'n fhaic mi gillean oga
Ach nionagan na'n aonar gu tursach, truadh,
Gun mhirre, is gun mhàran, ach muladach is pramhail,
Gach tè gu soigheach tarluidh, is tarnigh ise air folbh,

3. Ma fheasgar an sann anmoch, cha Chluin mi ceol na seanchas,
Aig na Gilleabh meanmnach, measg ghruagach gu Dlù
Ach Suidhidh iad gu Diamhair, aig cumha na tha di orra,
Is flùran na fridheadh an deidh an t'oirt Dhiubh.

4. Aig foghara na Buanadh, cha'n fhaic mi oigridh Cluanas,
Tha luch'd na'm bann air fuarach, 's iad uain air Dhroch li,
Am feil na neill ga'mbi mi, cha'nfhaic mi suiread na strì an,
Is plurain na ffidheadh, an deis a'n t'oirt uain.

5. Mo Chreach a Chuir ga'n ditheach, na
Gillean chum na Chriche,
'S na Saſſanaich gu dìreach, air Coſnadh oirn's
be'n beud,
Fluir na frith is uaiſle, air thoiſeach, 'ſe bu
dual duibh.
Tha chuid is fearr m'a'n cuairt dhuin, nan lu-
ighe fuar an Cre.

6. Cha chluinn ſinn tuille glaodhaich, aig
leagal na Caorach,
Ach mnai is Clann a Caoineadh, gu turſach
truagh,
Sad muladach, is Craiteach, ma'n cuairt air
gach Aillen,
'S na Forſarain a bailte An deigh a'n tabhairt
uain.

*My Peggy is a Young Thing.*

MY Peggy is a young thing,
Juſt enter'd in her teens,
Fair as the day, and ſweet as May,
Fair as the day, and always gay,
My Peggy is a young thing,
And I'm not very auld,
Yet well I like to meet her at
The waking o' the fauld.

2. My Peggy ſpeaks ſo ſweetly,
Whene'er we meet alane,
I wiſh nae mair t' allay my care,
I wiſh nae mair of a' that's rare,
My Peggy ſpeaks ſo ſweetly,

To

To a' the lave I'm cauld,
But ſhe gars a' my ſpirits glow,
At waking o' the fauld.
3. My Peggy ſmiles ſae kindly,
Whene'er I whiſper love,
That I look down on a' the town,
That I look down upon a crown,
My Peggy ſmiles ſae kindly,
It makes me blyth and bauld ;
And naething gives me ſic delight
As waking o' the fauld.
4. My Peggy ſings ſae ſweetly,
When on my pipe I play,
By a' the reſt it is confeſt,
By a' the reſt, that ſhe ſings beſt,
My Peggy ſings ſae ſweetly,
And in her ſangs is tauld
With innocence, the wale of ſenſe,
At waking o' the fauld.

*Mo Pheggi tha i ogail.*

MO Pheggi tha i ògail
'S air tighin gu inbhe ghrinn,
Mar tha an la 's alluin ì,
Mar mhios a cheatain 's cubhraidh ì.
Mo Pheggi tha ì ògail,
'S cha'n'eil mi fad ann aois ;
Ach 's ait lium tachairt orra, aig airreadh.
Buaila chruigh, 's nan lao.
2. Ni Peggi caint cho chaoimhneal,
Nuair tharlas ſinn linn fein :

Is cuirridh ſud an cùram dhiom.
'S cha n'iar mi tuille chàch nach fiach;
Ni Peggi caint cho chaoimhneall,
'S gur fuar mi do gach aon;
Is bheir i air mo ſpiorad las,
Aig airreadh chruigh, 's nan laodh.
3. Ni Peggie gair caoineal,
Nuair labhras miſe air gaol;
Gu 'n ſeal mi 'mbaille ſios gun diu,
Gu 'n ſeal mi ſios air ſon a chruin;
Ni Peggi gaire caoi'neal,
Ni aoibhin mi ſaraon:
'S è aon ni 's mò dh'e'n ghabh mi thlachd,
Bhidh 'g airridh chruigh 's na'n laodh.
4. Ni Peggi ſèein gu fonmhar,
'Nuair chluicheas miſe air piop,
Tha càch aig aidmheachadh gu rè,
Gu'n tug iad urram dh'i gu leir,
Ni Peggi ſèin gu fonmhor,
'Sa oranan co chaoin;
Le neochint ann an tuigs ghlàn;
Aig airridh chruigh 's na'n laodh.

*My Laddie no more.*

WIth the oxtering of my laddie ſo lang,
My belly is ſo big that I cannot gang,
And my ſtays winna meet by very near a ſpan,
And it s a' for the oxtering my ladd e ſae lang.
*And my laddie no more, and my laddie no more,*
*And I'll never oxter my laddie no more.*
2. When firſt my ſtays began to grow ſtrait,

My belt about me would not meet,
I told my laddie of the thing,
And he ſaid they got rain,
And they are all creeping in,
*And my laddie no more, &c.*

3. But well did I ken that it was not the rain,
And I kent the reaſon, though I did not ſay't,
But now I muſt confeſs that I hae gaen wrang,
And its all for the oxtering my laddie ſae lang.
*And my laddie no more, &c.*

4. When to the ſeſſion I muſt go,
The bellman before me, the way for to ſhew,
To the cutty-ſtool then I muſt gang,
And its all for the oxtering my laddie ſae lang.
*And my laddie no more, &c.*

5. He often did lie at my ſide in the bed,
And tell fine ſtories, would put me to reſt,
Let my friends do their beſt,
For their kindneſs is but ſmall,
But I'll oxter my laddie in ſpite of them all.

---

LE caidribh th'oi'rt co fada dòn bhalachan og,
Tha mo bhrù 'g eiridh ſuas, chor's nach gluais mi ach foill,
Mo ſtais orm' cha dùn è, mar leùd na bois is corr,
Chion caidribh th'oirt co fada d'on Bhallachan òg.
*Ach a Bhallachan oig, ach a Bhallachain oig,*
*Cha tabhair miſe Ca'dribh tuille a Bhallachain re'm bheo.*

2. 'Nuair a thoſuich mo ſtais re cintin rò theann;

Mo

Mo chriosan ma'n cuairt dhamh cha b' urain mi chuir ann,
Dh'innis mi do'm Bhallachan le dearbadh è ſan am,
'S th'uirt eiſean fhuair iad uiſg agus chrup iad ro ghann,
*Ach a Bhallachain oig, &c.*

3. 'S maith bha mi cìnteach nach uiſge bu chion,
Ri m' ſtais, is ri'm chrios a chin'tin cho' teann,
Ach 's' èudar dhomh aidmheachadh nach dh' fhan mi anſa chòir,
Le caidribh th'oirt cho fada do'n bhallachan òg.
*Ach a Bhallachain oig, &c.*

4. An iunadh miſe bhi fuidh bhròn,
A dh' iunſaidh an t' ſeiſean is' èudar dhamh ſeòl,
'S an clèireach gam ghreiſeadh a dhuinſai' an ſtoil,
Chion caidrimh th'oirt cho fada do'n Bhallachan òg.
*Ach a Bhallachain oig, &c.*

5. 'S tric a luigh e ròm thaobh an leabaig bhig chaoil,
'S chuirreadh è mi chaddal le ſtorinean gaoil,
Bi mo chairdeain fo ghruaim 's cha bhi n'caoineas domhe re,
'S bheir miſe caidrimh'n bhallachan a 'nain teoil gu leir,
*'S ach a Ballachan oig, &c.*

*Auld Lang Syne.*

SHould auld acquaintance be forgot,
And never thought upon ?
The flame of love extinguiſhed,
And freely paſt and gone ?
Is thy kind heart now grown ſo cauld,
In that loving breaſt of thine,
That thou canſt never once reflect
on auld lang ſyne ?
2. Where are thy proteſtations,
Thy vows and oaths, my dear,
Thou mad'ſt to me, and I to thee,
In regiſter yet clear?
Is faith and truth ſo violate,
To th' immortal gods divine,
That thou can never once reflect
On auld lang ſyne?
3. Is't Cupid's fear, or froſty cares,
That make thy ſp'rit decay ?
Or is't ſome object of more worth
that ſtole thy heart away ?
Or ſome deſert makes thee neglect
Him once ſo much was thine ?
That thou canſt never once reflect
On auld lang ſyne?
4. Is't worldly cares ſo deſperate,
That makes thee to deſpair ?
Is't that makes thee exaſperate,
And makes thee to ſorbear ?
If thou of that were free as I,

Thou ſurely would be mine ;
And then of new we would renew
Kind auld long ſyne.
5. But ſince that nothing can prevail,
And all hope is in vain,
From theſe rejected eyes of mine,
Still ſhowers of tears ſhall rain ;
And though thou haſt me now forgot,
Yet I'll continue thine ;
And ne'er forget for to reflect
On auld lang ſyne.
6. If e'er I have a houſe, my dear,
That's truly called mine ;
And can afford but country-chear,
Or ought that's good therein ;
Though thou wert rebel to the king,
And beat with wind and rain,
Aſſure thyſelf of welcome, love,
For auld lang ſyne.

## SEAN EO`LAS.

'N Coir ſean eòlas a chuir thart,
Le diochuine is dol bàs ?
Na laſair ghaoil tha gabh'l gu bras,
A ſmaladh as gu brath ?
Na bhuil do chriodhe air fàs co fuar,
A'd bhroilleach mao-gheal tlà,
Air ghleùs 's nach ſmuantich thu car uair,
Air an t' ſean chomun a bha'n.
2. C'ait bheil a ghaoil do ghealtanas ;
'S do mhionnan ; 's iad is mo,
A thug ù dhamh, 's a thug mi dhuit ;
Cho daingean 's a bha 'mo lò ?

Bheil creideamh agad, 's fìreantachd,
'S na Deèin fior 's gach àm ?
Air chor's nach ſmuain-tich thu car uair,
Air an t' ſean chomun a bh' an ?
3. 'Ne Cupid chuir thu'n geilt air chor,
'S gun d'fhàs do ſpiorad fann ?
Na'n airridh ghaoil 's fearr na mis
Thug uat do chriodhe 's an àm ?
Na neach thu fos a chaill do thlachd,
Do 'n ti bu leat neo-ghann ?
Air chor 's nach ſmuaintich thu car uair,
Air an t' ſean-chomun a bh'ann.
4. Am bheil cùram ſaoghalt ort co chruaidh,
'S gu'n ghabh thu dòchas fann ?
Na'n tug ſud ort mo threigeadh tur
Is cumail air do laimh ?
Na 'm bi tu dhamh mar tha mi dhuit,
Ort gheibhin còir gunn tamh ;
Is nuadhaicheamaid an ſinn as ùr,
An ſean chommun ciuin a bhan,
5. Bho nach buaghaich nì air bith,
'Sa dh'albh gach dùil a bh'ann,
Bheir ſud air uiſge bhiodh gu dlù,
A ruigh bho'm ſhuil gun tamh,
Ge 'd' thà mi 'n diochuimhn air do chùl,
Gur leat mo ruin 's gach àm,
'S bu chòir dhuit ſmuainteachadh car uair,
Air 'n t ſeann chommun a bh'ann.
6. Ma thig an la' bhi's agam tigh ;
A dh'ainmichin orm fein ;
Air feabhas ga'm bi ann biadh, is deoch,
'S nithean maith eile faraon,

Ge'd' bhiodh tu d' rebal 'naghaidh an riogh,
'S tu milte le uiſge, 's le gaoith ;
Gur dearhh gur è do bheatha chaoidh,
Airſon an t'ſean chommun a ghaoil.

*Wat ye wha I met the ſtreen?*

WAT ye wha I met the ſtreen,
Coming down the ſtreet my jo ;
My miſtreſs in her tartan green,
So blyth and merry was my jo.
My dear, ſaid I, thanks to the night
That never wiſh'd true lovers ill ;
Since we are from your mother's ſight,
Let's take a walk up to yon hill.
2. O Ketty will you go with me,
And leave this dinſome town a while ?
The bloſſom ſprouting from the tree ;
The ſummer's given all to ſmile.
The mavis, nightingale, and lark,
The bleating lamb, and whiſtling hind,
And ilka green gate in the park,
Will nouriſh health and pleaſe your mind.
3. When the good warm morning comes,
And venteth forth its draught of dew ;
We'll go to ſome burn ſide to play,
And gather flowers to buſk your brow.
We'll pull the daizy from the green,
The lucky gowan from the bog ;
And now and then in others arms,
We'll fa' upon the velvet fog.
4. There is up into a glen,
A wi' bit frae my father's tower,

A bonny, ſaft, and flowery den,
Where circling birks have form'd a bower.
Whene'er the ſun grows high and warm,
We'll to the caller ſhade remove;
There will I lock you in mine arms,
And love and kiſs, and kiſs and love.

## *GAELIC.*

AM bheil fios co chùnnaic miſe an raoir,
Teachd anuas an tſraid am chòir?
Mo leannan fein an comhdach ùr,
Is ì gu criodhail, caoi'neal, còir?
Th'uirt miſe, buidheachas don oidhch,
Nach 'iar luchd gaol a chuir an call;
'S 'on tha do mhàthair gun bhi ad chòir,
Nach toir ſinn ſraid don bhein ud thall?
2. A Cheit a ghaol, nach folbh ù lium,
I's fag am bailleadh ſo tha faon?
Chi ù choille a tighin fuidh bhla'th,
'San ſamhradh ſealtuin oirn gu caomh.
Biodh ſmeorach, s uiſeag air gach bachd;
An eilid bheag ni fead s a' ghaoidh;
As gach pairc, is as gach glaic,
Gu fiudh ù ſlaint bhar gach raon.
3. Nuair a thig a mhadain bhlàth,
'Sa dhoirteas ì anuas a' druichd,
Ruigidh ſinn taobh uilt gun tamh;
A'ghleidhadh lus, gu truſcan ùr.
Ga ſpionadh bh'ar gach ailean gorm,
'S a bhuidheag bh'ar an lòin gu dlù;

'S ann glacaibh cheile laimh ar laimh,
Gun tuit ſinn air a chònuich ùir.
4. 'Sa ghleannan thaitneach ud gu hard,
Nach 'eil ach do thigh m'aithair dlù;
Chi ù eaſſan luſach tla';
'Sam beithe lùbadh air a chùl.
'Nam eiridh 'n ghrein gu harda blà,
Dh'ionſuidh ſeannachd gluaiſidh tù,
'S am lamhaibh glaccaidh mi u trà,
'S bheir ſinn gaol, is pog, is rùin.

*The Sailor's Lament for the Loſs of his Sight.*

SOME men delight in honour,
Some men delight in wealth,
Some men delight in pleaſure,
Some glory in their ſtrength;
But as for me I never knew,
True pleaſure where to find,
Except when on the ocean,
Before that I was blind.
2. Now farewel to pleaſure,
Farewel the ſeas that roar,
Farewel to jolly ſeamen,
For I can ſail no more:
Farewel to raging billows,
Where once I took delight;
Farewel to the foaming ocean,
Since I have loſt my ſight.
3. Quebec, Montreal, Cape Breton,
Greenland, and Florida;
Barbadoes, hot Jamaica,
St Kitts, Virginia:

Likewife both Carolinas,
With hundred places more;
Where I have been, makes me lament,
Now blind upon the fhore.
4. For from my youth, upon the fea
I ever had delight,
Till providence commanded,
That I fhould lofe my fight:
But fince it's fo, why fhould we then,
Go murmur and repine;
Since human art will not impart,
A fight to me, now blind.
5. But yet my wife and family,
For bread to me they cry,
Which makes my heart for to relent,
Left they for want fhould die:
Now in this cafe I think no one,
Will think't below me then,
That I fhould fell my ftories,
And fongs, fince I am blind.

*Cumhadh a Mharaiche air Son a Leirfin.*

THA cuid aig earbfa an onoir,
'S cuid ele 'g earbs a' maoin;
Tha cuid aig earbfa a' folas,
'S cuid eile a' tlachd mar aon;
Ach air mo fhonfa cha n' eile ni
Thug fo'las dhomn ach gann
Mar bithuin air na chuantibh,
An 'uair nach raibh mi dall.
2. Niofe fla'n' le fòlas,
Sla'n leis an fhairge mhoir,

Sla'n le marichibh air fad,
Cha feòl mi fein ni 's mò ;
Slaint le'n tonnuibh uaibhreach,
Don ghabh mi fpèis nach gann,
Is fla'n le neart nan cuantibh,
'O nuair 's gu bheil mi dall.

3. Quebec, Montreal, Cape Breton,
Greenland, is Florida,
Barbadoes, is Jamaica,
St. Kitts 's Virginia,
Mar fud 's da Charolina,
'S ceud àite ni bu mhò,
'Nraibh mi uair, bheir orm bhi nios,
Brònach air a'ntfhòr.

4. O' thoifeach m'oige ghabh mi tlachd,
Bhi air na cuantiabh thall,
Ach gus an deachaidh òrdachadh,
Gu'm beigin damh bhi dall :
On thachar fin, cha chòir dhamh fòs,
Bhiodh gearan gèur gach àm,
'S nach urra duine feall thoi'rt dhamh,
'O n' uair 's gu bheil mi dall.

5. Ach biodh mo bhean 's mo theaghlach,
Aig glaodhaiche 'g iarruidh bidh ;
'S laguidh fud mo chriodh goirt,
Gu fuigh iad bàs le dì,
Ach tha mi 'n do'chas nach bheil neach,
Gheibh mi-chiat dhiom ach gan,
Ged reicein fgeoil, is orain,
O' nuair 's gu bheil mi dall.

*Laoidh mu Chruthachadh an t Saoghail.*

A Thighiarna is a Dhia na'm feart
'S tu an ti is aird a' tann,
'S an duit tha neamh is tallamh geill,
'S gach neach gu leir a 't ann.
2. Air tiartas lafs an folus glan,
Air cluintin guth do bheil,
'S a' neimhni thug ù an domhan mòr
'S gach aon ni 'tann gu leir.
3. 'S tu rinn a ghealach is a ghrian,
'S na fpeùran gniomh do lamh;
'S tu rinn an cuan 'ta farfuing mòr,
Ge lionmhor feorfa a' t' ann,
4. Tha'n lò re fgèul air t' fhirin ghlan,
Is oidhcheachan gun tamh,
Aig foilfeachadh amach do ghloir,
'S do ghliocais mhoir gun cheann.
5. 'S tu rinn na haingil mar an cèudn';
Tha 'geifteachd ri do reachd,
'S cha n'eil fa'n tfaoghal fo gu leir,
Ach neimhni faon a'd' bheachd,
6. An duine à chruthaich ù air tùs,
Do'n ùr a' ta' fuidh'r bonn,
'S an faoghal iomlan thug ù dha,
'Sè làn do thorradh trom.
7. Cha raibh cumhachd aig a' bhàs,
Gu bràth air beantuin ris;
Mar bhiodh chraobh chuaidh thoirmifg dha,
Gun d'ith è pairt ga mios.
8. Ach dhòfan nochd ù iochd, is truas,
Chuaidh uait le feachran bochd,

'S

'S na h'ainglibh neo-ghlan thilg tu ſios,
Don t' ſhlochd le dioghaltas goirt.
9. Air ſlabhruidh theann, an ceangal cruaidh,
Gun fhuaſgladh as gu bràth ;
Ann lochan dubh tha loſgadh buan,
'S ann cuan a chaoidh nach traigh.
10. Mo luighe ſios is m' eriodh ſuas,
Mo dhol a mach, 's a ſteach ;
'S gach ſmuainte diamhain a ta m'chom,
'S geùr ſoilleir dhuit gu beachd.
11. Cha n'fhaica ſùil, 's cha chuala cluas,
'S cha ſmuantich duin'am feaſd,
Air meud a mhaith a thaiſg thu ſuas,
Don droing a ghluas a'd' reachd.
12. Tha ſùil gach dùil a' feitheamh ort,
Gam freaſdal an's gach càs ;
A chum gu 'n tugadh tu dhoibh lòn,
Ga'n cummail beo gach trà.
13. Dlù ſgriobh do lagh am Chriodche ſte-
ach,
'S cuir t'e-agal Roimh mo Shùil ;
'S pill mo Chos o roduibh 'n uilc,
'S biodh t aitheantaibh dhamh mar iul.
14. Ge'd' raibh mo naimhde air gach taobh,
An ſaoghal, is an fheoil ;
'S am buaradar ; cha tig dhamh dlù ;
O' n chuir è cul re coir.
15. Tha ſubhachas, is gairdeachas,
An t àros naomh nach gann ;
Tha ſluagh gun aireamh ann do chuirt,
Aig ſeinn do chliù gun tamh.
16. Do laithean tha gun cheann gun chrich,
'S

'S a b' liadhnachan gun ſgur;
An deigh don t ſaoghal dol na luaithr',
'S a loſgadh uſuas gu tur.

*Laoidh mu thuitim Adhamh.*

A Dhuine dhiamhain,
Tha re deanamh lochd;
Nach 'eil ù ſaoilſinn,
Gu 'n tig caochladh ort;
Le togradh dian,
A toirt a miann don fheoil,
'S gur è do dhùil
Gu mair ù ùine beo.
2. Ach ſeall a' d' dheigh,
Mar rith ù 'n rèis gu ceann,
Do ſheirbheis De,
Cha tug u ſpeis ach gann,
Ce d' gheibh ù 'n ſaoghal ſo ga d'reir,
'S gach gnothach rèidh gu d' ſgoid,
Na biodh do dhùil 'nuàir theid ù null,
Nach bi do chunntas mòr.
3. 'S còir bhi caoi'neil ris gach aon neach,
'S gun bhi aingiolt olc,
Nach do leubh ù mu na hainglibh
Thainig dhionſuidh loit?
Thug è ſtigh na theach gu ſaor iad,
'S rinn è faoileachd chòir,
Ann ſa' bharail gu 'm bu daoin iad
Thainig air ſaothair mhòr.
4. O! gur treoblaideach a' ta ſinn,
Ann an gàbhadh geùr;

O' n' dh' ith Adhamh meas a ghàradh,
Thainig bh' àr na gèig;
Fhuair am peaca' beagan fa' air.
Is thug è 'm bàs ga 'r còir;
'S tha ſhliochd o' 'n trà ſin ann ſgach aite,
'S iad nan trailean do.

5. 'S cruaidh an ſtaid ann raibh ſinn,
Aaon uair, leis an tiontadh bhochd,
Rinn ſatan fealladh air ar ſinnſearachd,
Is thionſgain ſe ar *Plot*.
Ghabh crioſda truas dhinn ann ſa' chàs ud,
'S chuaidh è 'n ràdhan ort,
Do chum nach fuilgeadh ſinn gu ſiorruidh
Le trom dhioghaltas goirt.

6. B' è ſud an t Urras a bha cruaidh
Ge d' bha è ſuarrach ort;
Cha d' thainig dh' òr. no dh' airgid riamh,
Na bheireadh diol a' d' lochd;
Ach gus an d' thainig Criaſda fein,
'S gu 'n chèuſadh è air Crois:
Chuaidh fhuil a dhortach ſios gu làr,
'S b' è ſud am paighe goirt.

7. Ach an deigh a thoirt a nuas o'n fhàradh,
Is bàſach air a Chrois;
Thainig a mhuintir fein ga ionnſuidh,
'S dh' adhlaic iad a Chorp.
An treas la rinn ſe eiridh,
'S fheuchain do na 's leor,
Ach gus am faca' mòran ſluaigh è
'G iomachd ſuas gu glòir.

8. 'N uair thig è rìs chum an t ſaoghail,
Ni è caochladh mòr.

Ann

Ann an greadhnachas, 's an cùirt,
Is chi gach sùil a ghlòir.
Bidh teine lasrach air gach laimh dha,
Chum a naimhde leon,
Is Daoine taghta dhion 'o fheirg,
S' ga 'n cuir an seilbh ann gloir.
9. 'Nuair gheibh iad eoir air flaitheas De,
...eaig an èibhneis mhòir:
Lionuidh gairdeachas an inntin,
'S cha bhi 'n cuimhn' air bròn.
Ni iad dealrachadh na fhiadhnais,
Mar a Ghrian sna neoil;
Is iad gun tamh a' deanamh ciuil,
Aig seinn a chliu gach lò.
10. Ach sibhse a shluagh a bh' ann sann eacoir,
'S nach tug speis ga reachd;
Chaith bhur beatha gu h easumhla,
'S a chuir cùl ri 'r leas;
Gluaisibh chum an teine shiorruidh,
Loisgeas dian gach lò,
Ann cluinn sibh gall, is cassadh fiacladh,
Leis na piantaibh mòr.
11. Ach ma 's ail leat sonas siorruidh,
'S gun bhi 'm priosan bochd:
Dh' ionnsuidh Chriosda teich le h eibhneas,
'S fag a' d' dheigh lochd.
Doirt do chroidhe 'mach na lathair,
'S aid'ich t fhàilin dho.
Is guidh gu'n glac è t anam rèidh,
'Nuair bhios do Chrè gun deò.

*Mu Abram agus Aoidh araid. Air a thoirt o' Eachdraidh.*

B' E cleachdadh Abram ſuidh ann 's dorus
Feitheamh air luchd feum;
Air chor 's na 'n tigeadh Coigireach,
Gu 'n tugt' è ſteach gu reidh.

2. Ach ſuil gan *tug* è thainig ſeachad
Seann duine bochd faoin,
Bha chuitrim uile air a bhata,
'S è cèud bliadhna dh' aois.

3. Thu'irt Abram ris, è dhol a' ſteach,
(Be ſud a chleachd, 's a bhèus)
A Chaſſan ionlad ann an uiſg,
Is biadh, is tius dha fein.

4. Thu'irt Abram ris, nach toir ù taing
Do 'n Ti is airde gloir,
A chuir gach aon ni ort co pailt,
'S a chum co fad ù beò ?

4. Thu'irt eiſin ris, cha 'n 'eil neach ann
Ga 'n toir mi taing, na gloir ;
Do'n teine ghèileas ſinn air fad,
'O 'n tig ar neart 's ar treoir.

6. Thu'irt Abram ris, bi dol amach,
'S na tig a ſteach re d' bheò,
Chion nach lùb ù ſias ù fein,
Do 'n Ti ga 'n gèil na ſloigh.

7. Th'uirt an Tighearna re Abra'am,
Cia àit a' bheil a neach ?
A thug ù ſteach a' d' thigh gu caomh,
Na 'n d' rinn ù caochladh beachd ?

Fhreagair

8. Fhreag--- Abram è gu glic,
Is th'uirt ſe ris gu fòil :
A chionn na-- geìleadh e dhuit fèin,
Cha bhèus l'u n è bhi m' choìr.
9. Ma dh' uillig miſe dha gun fhiamh,
Bhi Cèud bliadhna beò;
Nach feudadh tuſa ceadd thoirt dha
Fuireach aon trà a' d' chòir?
10. Thug Abram leis è ris a' ſteach,
'S thug pailteas dha gu ſaor ;
Gach Goireas a bha ſteach aige,
Is leabuidh chuir fo thaobh.

*Mu la Bhreitheamnais.*

O! 'S mithich dhuin duſgadh,
Tha ſinn fadda neo Shùrdoil gun ſtà ;
Is ſinn gun umhuil gun Chùram,
Gun tig ſinn gu Cunntas gu bràth :
Na'm bu leir dhuin an Gnothach,
Cha bu chòir dhuin bhiodh Gabhail na Dàil,
'S gu 'm biodh ar n' obair re fheachuin.
'Nuair thig teachdair gar neigheach on Bhas.
2. Bha na Maighdeana Crionta
'S an lochranuibh lionta air 'N ſgà.
'S iad ullamh chum ſoluis,
'Nuair bhuailte an Doras gun dail,
Bha na Maighdeana Gòrach,
Gun Oladh, gun ſeol acca dhà,
'N uair thain' am fear Bainſeadh.
D' h'iar iad beagan a' landranuibh Chàich.
3. Cha dean ſinn bonn fèum dhuibh,

'S

'S nach do Chuir ſibh mu dheibhin na thrà ;
'S an tha eagal gu leir oirn,
Gu faodadh ſinn fein a bhiodh n'càs ;
Ach rigibh 'n luchd reiceadh,
A's urruin gar freaſdal gun dàil ;
'S gabhaidh ſinn air ar 'naghairt,
Fad 'sa Gheibh ſinn ar fradharc mar
4. Thug a Chuis ud dhuin Rabhadh
Gu ma Chòir dhuin bhi fairre do Ghnath,
'S bhon tha ſinn neo-chinnteach,
Cia nhionaid, na 'n tim thig am bàs ;
Bheir ſinn Cuntas a ris 't
'Nuair a rigas ſinn breithamh nan gras
Cia mar chaith ſinn ar n'aimſir
Ge'd 's beag oirn re s'heanachas e 'ndraſd.
5. Ge'd is taitneach le Daoine,
Toil-intin 'n tſaoghal 'ta làthair ;
Cha 'n eil ann ach ni Diombuain,
Nach fuirich ach mionad 'nar dàil ;
B' fhearr ſmuainteach air ſtòras,
Nach teirig a ſhòlas gu bràth ;
'O nach lèir dhuin a chùis ud
Gus a Druidear ar ſùil leis a bhàs.
6. Ach tha 'n ſaoghal ſo an comhnuidh,
G' ar Cummail an Dòchas gach là ;
Gu'n toir è dhuìn ſòlas ;
Sinn a Ghabhail a ſheol ann ſgach Càs ;
Ach 'nuair chàirear 's an ùir Sinn,
'Sa chuireas e Cùl ruinn gu bràth
B' fhear air n'anam bhiodh ann Siochamh.
'Na na Choiſin ſinn riamh air a ſgà.
7. Ma ſheallas tu Cinteach.

Cha

Cha 'n eil mòr thoilleach intin faoi n' Ghrein
An rud is mò tha Do Dhùil ann,
'Sè is dochadh chuir cuil ruit gu leir,
An aite aighear is ſugradh,
Tha Bròn agus Cùradh na Dhiagh
Air phail[illegible] do Stòrais,
Cha [illegible] fo 'n' fhoid ach ù fein.
8. Nach Cual thu bhiodh labhairt,
'S nach do leibh ù ma fhoidin Jòb,
Ge'd bha Stòras mòr aige,
Gun chaill è air fad è n'aon lo.
Thanig trioblaid na aigne'
Buill bhrùite 'na Chraicean 's na fheoil.
Chum è Chriodhe ann an Cèutadh,
'S cha do pheaucuich le Bhèul ni bu mho.
9. Bìodhuibh Cairdeal re cheile,
'S na deannuibh an èacoir gu bràth,
'Smaith luchd Dheannamh na reite,
Is goirrear Clann Dhe Dhuìbh gach la.
'Nuair bha Maois ann ſan Neiphte,
'S a dhuilt è gèil thoirt da Gnas;
Chuir è cùl re 'ncud Stòrais
An duil *re* mòr-ſhòlas a b' fhearr.
10. Cia mar làbhras ſinn Focal,
'N uair bheir an ti Cheart ſinn na lathair?
'Sa lion la, agus Bliadhna,
A bhuillich ſin Diamhain mar tha.
Chum uilc tha ar togradh,
'Sinn leiſg do chum Obair, na Gràs.
'Scruaidh an Gnothach re èiſdeachd,
Gach lochd theid a leughadh 'n ar làthair.
11, 'Nuair theid an trompaid a ſheideadh',
Sud

Sud a Chruitheachd gu leìr bun-os-ciònn
Na mairbh ni è dhusgaibh,
'S bheir an Cuan uaidh Cuntas nach gann.
Thig Criothalmhian a ruisgeas,
Na huaighean bha Duinte gu teann.
Nuair thig breithamh na Còrach,
Thoirt breith air gach seorsa bhios ann.
12. Theid an saoghal na Lasair,
Eadar Chreagan is Ghlacan is Ghleann,
Agus Tuitfuidh na realtain,
Is loisgidh an speur os ar Ceann.
C'àite an seasamh Droch Dhaoine,
'San teinne bhi sgaoilte air gach laimh?
Mur do ghluais iad sann fhirinn,
Cha 'neil neach a ni di dean dhoibh ann.
23. 'S fa eagail is curam,
A bhi smuainteadh an ùinedh so fein.
Neul ruagh air a Ghealuich.
S culluidh bhroin Chuirreas fallach m'un Ghrein
Theid an saoghal na smuidrich,
Is leaghuidh na duilean mar Cheir.
'Nuair thig Buachail a Cheartais,
Gabhair cuntas air fad ann sa'ntrèud.
14. Nuair thig breithamh na firin,
'S beag a' t' iunadh d' ar nintin bhi tròm
Ni ar coguis ar diteadh,
'S biodhidh leitir ar bìn ann ar Com.
Theid ar tearbadh uaidh cheile,
Mar ni buachille spreigh air an tom
Cuid gu subhachas shiorruidh
'S cuid eile gu Dioghaltas trom.
Ach 'sè leigheas gach Cuiseadh,

Sinn thoiſeach re Urnuigh na thrâ,
Ar leig air ar Glùnaibh,
'Sar Criodhachan ùmhlachadh Dhà.
'S a bhi 'g iarruidh le dùrachd,
Gun ar Peacann bhïodh 'n cuntas na làthair;
'Sa bhi deannamh ar reiteach,
Ris a neach chuaidh chèus air ar ſgà.

*Bruadar, ann ſeol Ceiſt agus freagra, Eidir beo, agus marbh, Le teiſteas an Ughdair.*

*B.* A Iſling ga 'm facadh mi 'n raoir,
'S mi m' chodal gu faon, am ſhuan;
Neach àraid a' teachd am chòir,
'S b'ann dòn 't ſeors è a chuaidh uainn;
Ghabh mi ſgèula dh'eth gu fòil,
Ciod an ſeol a bh'air 's an uaigh?
'Ndiagh dha tearrachduin ſan ùir,
Cia mar dhuiſg ſè as a ſhuain?
*M.* Ge'do tha mo chorp 's an uir,
Air caitheamh na ſmudan ruadh,
Bidh 'n t anam gu ſiorruidh beò,
Air athrach ſeoil, is buaidh.
*B.* Cia mar tha agad cos is lamh?
Sùilean, is ceann, agus fròn?
Teangaidh a chum labhairt caint,
Gun fheithin, gun chnaimh, gun fheoil?
*M.* Sann a tha mo chorp gu lèir,
Mar fhailleas air eùdan bruaich,
Nach feud thu ainneach a'd' laimh,
Ge d' do dhainnuich'd è ma n cuairt?
*B.* 'M bheil agad ionnad, na tamh?

Ach re fàrſaneich ma'n cuairt,
Sùibhal, drabhaſach 's à ſaothair,
Mar a ghaoth a ſheidas luath.
*M*. Cha dean ſinn gu ſiorruidh ſaothair,
'On a rinn ſinn caochladh nuadh;
Mar a toil le Dia na'm feart,
Air cuir air theach daireachd anuas.
*B*. Tha ſin 'g inſeadh do chàch
'Nuair dh'agas iad an fheoil
Gu feud iad a bhiodh 'm barail chint,
Iad a dh'indreachduin an glòir.
*M*. Chidh ù ſa bhiobal, s' gabh beachd,
Ma tha ù cleachd dol na chòir,
Nach feud ni neo-ghlan am feaſd,
Dol a 's deach a dhionſuidh gloir.
*B*. Ciod eile is dol don t' ſluagh,
Nach 'eil a' gluaſachd ſa' chòir;
Tha cur a nn neo-ſhuim a reachd,
'S a' geileadh gu beachd do 'n fheoil?
*M*. Ann lochan duth tha loſgad dian,
Far nach faic iad grian, na neoil,
H uile mionaid ann am piän,
Far nach crian an teine mòr.
*B*. Cia mar a ni ſinn ar ſith?
Liuthad ſtrì tha oirn ſann fheoil;
Ar naimhdin gu tric mu 'n cuairt,
Chum nach gluaſamaid ſa' chòir.
*M*. 'S è crioſd buachaile an treud,
A chuaidh chèuſadh air do ſgà;
Cuir t achunuich ſuas gu gèur,
'S ni ſe rèit ann àm do bhais.
Air do naimhdean gheibh ù buaigh,

An

An ſoaghal ga cruaidh, 's an fheoil;
Is buaradair mìlteach na 'n lùb,
A chuir cùl re ſonas mòr.

Laoidh *mu dhiamhnas an t Saoghoil. Air fonn* Murta Ghlinne-comhan.

GE d' tha mi ann mò leabaidh,
Cha d' fhuair mi an cadal air chòir;
Tha truimme air m' aigne,
'S mo chriodh' air a lagadh le bròn;
Mo ſmuaintin co ullamh,
'S mi lèubhadh mo chunnartan mòr;
Mur dean ſinn ar ſioth-chaimh,
Nach deid ſinn gu ſiorruidh chum gloir.
2. 'S ceart thig è thaobh natair,
Air naoidheain an trà bhi ſiad òg,
Co luath 's thig iad do 'n t ſaoghal,
Gu 'n leig iad air caoineadh, 's air bròn;
Na 'm bu leir leo an cunnart,
Cha deana' iad ſolas re ceòl;
Cha 'n ionadh iad bhi duthach,
'S beg am fà' air bhi ſubhach re 'm beò.
3. 'S ioma' trioblaid is cruadal,
A' ta aca, re gluaſad ſan ròd;
'S an naimhdin mu 'n cuairt doibh,
Ga bheil iad ſior bhuailteach gach lò;
Le 'm faileaſaibh brèige,
A dh' fhèuchain àn geil iad do 'n fheoil;
'S gu 'm faigh iad toil-inntinn,
Ma leannas iad dìreach an ſeòl.
4. 'S iomma' ſeòl th' aig ar namhaid,

G' ar mealladh chum naire th'oirt oirn;
Ma ghèileas ſinn trà dha,
'Sè a raoghain nach tàr ſinn a choir;
Tha 'm pòit-fhear a faicſin,
Nach fhèud è bhi ceart gun an t òl;
Saoilidh mearlach le ghaddachd,
Air chìnnteach gu 'm pailtich è ſtòr.
5. Ge taitneach ſan àm iad,
Cha teïd iad an ſamhladh re glòir;
Th'oir an airre gur fior è,
Nach 'eil ann' ach diamhanas mòr,
Nach fuirich ach tammal,
'S a ſgaoileas mar ſmallan, no ceò,
Leig do bhunnait air crioſda,
'S th'oir an airre nach ſtriochd ù do 'n fheoil.
6. 'S iomma' neàch, is cha ghann iad,
Fhad 'ſa mhairreas an ſlainte 's iad òg;
A deir, 's eùi'ſeach dhuinn tionntadh,
'Nuair thig aois, agus anradh ga'r leòn;
Le 'm baralaibh faoineadh,
A' gealltuin dhoibh ſaoghail na 's leòr;
'S gun chìnt a bhi aca,
Ge do luígh iad, am faic iad an lò.
7. Mar bha 'n geòcaire ſaibhir,
'Nuair chunnaic è mhaoin a bhi mòr,
A th'uirt, ' Togaidh mi ſaoighlin,
' A ghleidheas mo ſhaibhreas, 's mo ſtòr,
' Anam ith, is bi ſubhach,
' Feüch lòn arſon iomadach lo;
' Fhuair è fios a cheart oidhch' ud,
' Tha thu cui'te d'e dh' oighreachd nam beò.'
8. Ach 's è cèitein na h òige,
An

An t am an coltach dhuinn toiſeach re ſtà,
Am pòr theid luath an a' s' talamh,
Tha è dualach gu 'n abbuich è trà ;
'S fada uain ar ceann uighe,
'S còir dhuinn gluaſa'd ſan t ſlighe gu'n dail,
'S iomma nì ta gu'r grabadh,
Mur bi ſinn n' ar faicill gach lò.
9. 'Nuair thig aois, bheir ì tìnn ort,
Cha bhi t aigne, no t inntin air ſtà ;
'Nuair phrabbas do ſhùil-ean,
'S a lagas do lùs, is do chail ;
'Nuair phreiſis ì t èudan,
'S do chaſſan a chaola' gu d' ſhail ;
Ma dh' fhagas do thùr ù,
Cha ghabh ù bonn cùram, do 'n bhas.
10. Siùbhlaidh àildeachd, is grinnis ;
Siùblaidh càil, agus binnis do bheòil ;
Treigidh neart agus ſpionna' thù,
'S cha tog ù do mhiſneach le ceòl ;
Bidh do chluaſan gun chlàiſteachd,
'S le d ſhùil-ean cha n fhaic ù air chòir,
Bèul do chleibh air fàs cumhan,
'S cha dìrich ù 'm bruch do d' dheoin.
11. Theid do chorp a chur ſamhach,
Ann ſan duſlach, 'o 'n d' tainig è 'n tùs ;
'S pillidh 'n t anam mu 'n ſtad è,
Dhionſuidh britheadh a cheartais 's na'n dùl,
Th'oirt cunntas 's gach focal,
'S na gniomhara' chleachd ù 'o thùs ;
Gheibh ù luigheachd a mhairreas,
Ge b'e ſeòl air 'n do mharaich ù chùis.

12. Ach ma gheabhar ù 'n crioſda',
Ge do tha ù gu h ioſal fui' 'n chloich;
Tha t uaigh air a ſamhladh,
Ri leaba, chum tamh agus fois;
Uime ſin bi re dìchoil,
Gu 'n dean ù do ſhìo'chaimh a bhos;
Mu 'n fograr gu ſiorruidh,
Chum laſſraichin diän ù ga d' loſg.

C R I O C H.

Charles Ferguson
His book 1793
Chas Ferguson his Book 1793
Dec

# An CLAR-INNISEACH.

Charles Ferguson
his Book 1782
the grace of god upon
him look and if thes
book ya amesing give
him from my blessing
1782 years

